"Yet even with this allowance we will find undeniable traces of a delicate sense of natural beauty, and a bold daring spirit of humour." —*Glasgow Argus*. "Here is in this volume a proof that the muse of Morven still lingers among the hills of Glen-Albyn, and the voice of Cona is not altogether drowned in the echo of their roaring cataracts. Evan M'Coll has not only ventured to raise the voice of the Gael, but sent forth, in the barbarous language of the Sassenach, a few poetic productions not unworthy of the genius of his fatherland." —*Liberator*. "Mr M'Coll's productions are not characterized by that variety of subjects which we could wish, but they breathe a fine feeling throughout, which more than compensates for any paucity of topic. His 'Evening Address to Lochlomond' is beautiful, and bears evident marks of a masterly hand. The 'Elegiac Stanzas,' if he had never penned another line, would stamp the author with a degree of celebrity far above the anticipations of his unpretending muse. But our favourite, of his English pieces, is his 'Address to Iona,' that 'thrice hallowed island of the wave,' as he so happily designates it. We were struck with the felicity of diction—the energy of expression—if not with the unmistaken marks of genius, which the Minstrel displays in this as well as in many other of his poems."—*Glasgow Constitutional*. "Considered as the first essays of a young aspirant after fame, without perhaps, a single friendly hand to lead him, or help him on to the steep, whence her temple shines from afar, these productions possess very considerable merit, and entitle their author to encouragement and patronage." —*Stirling Journal*. "Genius, wherever it displays itself, constitutes nature's title of nobility, with heaven's patent-right visibly stamped upon it, and thus levels all other distinctions. Here, for instance, we have it breaking out amidst every difficulty and disadvantage in the person of a Western Celt, yclept Evan M'Coll, by trade a fishcurer, and by the fiat of nature a poet;—one who, whilst pursuing his obscure and humble occupation, felt himself urged on by an irresistible impulse to "build the lofty rhyme," and to explore the mysteries in which "the hidden soul of harmony" is enshrined; who, obedient to the voice within, sought to embody in song, those feelings and emotions which external nature had kindled up in his bosom; and who, with none of the means and appliances furnished by the schools, has thrown together, in his *Mountain Minstrel*, more gems "of purest ray serene" than could be found in a decade of *lustra* amongst the measured dulness of the choristers and songsters in the cities of the South. He has that within him, if we mistake not, which will make him a name, and secure to that name a place amongst those who would now, perhaps, scorn the association.———

"In regard to his English productions, although they exhibit those striking inequalities which might have been expected, especially in a young man writing, in some measure, in a foreign language, yet we do not hesitate to affirm, that they are interspersed with some of the sweetest flowers of poetry, and give proofs of genius capable of far higher things. There are in the volume before us, lines written on visiting Iona—which any poet of the day might, as far as fancy and true poetic feeling are concerned, be willing to acknowledge. The same sweetness, the same quiet beauty, and the same easy freedom, pervade the "Evening Address to Lochlomond," some stanzas of which exhibit a play of fancy and a richness of imagery, which it will no doubt shock the insolence of aristocratic pretension and imbecility to find displayed in the compositions of a herring-curer."—*Caledonian Mercury*.

# CLÀRSACH NAM BEANN,

NO,

# DÀIN AGUS ÒRAIN,

## Ann an Gàelig,

LE EÓBHAN MAC-COLLA.

---

‘ Air Fionn gu ’n togainn fonn, ’us
Air Diarmad donn bu toigh leam seinn,
Ach fonn cha seinn mo chla`rsach
Ach da`in air gra`dh nan Caileagan!”

SEAMAS MUNRO.

---

AN DARA CLÒDH-BHUALADH,

MEUDAICHTE AGUS ATH-LEASAICHTE :

AIR A CHUR A MACH ’AN

DUN-ÉIDINN,

LE MAC-LACHUINN ’SAN STI’UBHARTACH,

SR’AID NA DROCHAIDE DEASA.

MDCCCXXXIX.

# AN CLÀR-AINMEACHAIDH.



*Taobh duilleig*

## MEARACHDAN.

Taobh-duilleig 19, sreath 11 o'n bhraigh—air son *na ann* leugh *n-ann.*
11, —— 11 —— air son *bochd* leugh *boc.*
65, —— 1 —— air son *ghaoil* leugh *gaoil*
69, —— 10 —— air son *Bheir* leugh *Thoir.*
70, —— 19 —— air son *rio'chan* leugh *righ'chdan.*
74, —— 3 —— air son *garbh* leugh *balbh.*
81, —— 14 —— air son *'or-fhuilt* leugh *'or-fhalt.*
104, —— 21 —— air son *f'agail* leugh *fh'agail.*
121, —— 3 —— air son *Cill-ma-lit* leugh *Cill-ma-lith.*
128, —— 13 —— air son *e sud* leugh *i sud.*
137, —— 17 —— air son *buaile* leugh *bhuaile.*
150, —— 8 —— air son *'ath-ghealladh* leugh *bl'ath-ghealladh.*
172, —— 7 —— air son *traighe* leugh *tr'aigh.*
180, —— 10 —— air son *chuidse* leugh *chuid-sa*

### A LEUGHADAIR.

Thoir aithre de so, agus tha 'n t-'ughdair ag altrum d'ochais, air son cuid litreachaidh dheth, nach tig tuille de Chlarsach Nam Beann fada ce'arr ort. Ma thig, coirich *Seumas Munro* 'sa Dh'onaid chiatach.

# CLARSACH NAM BEANN.



## LOCH-DU'ICH. (1.)

Fàilt' ort, a Loch-du'ich! fàilt' ort!
  Nam b' fhear-dàna réir mo dhùrachd
Mise nis, gu fonnmhor, sàr-ghrinn,
  *'Fhìor* "Loch-àluinn," bheirinn cliù ort.

Amhuil a's naoidhean 'na chadal
  Gu ciùin 'an uchd dubhach a mhàthar,
'S tric d' athair, an Cuan, fo bhruaillean,
  A's tusa 'n ad shuain ceart làmh ris!

A' bhirlinn a' teicheadh bho 'n doinionn,
  Cha n-ainmig 'n ad rathad-sa 'stiùireadh,
'S tu 'fosgladh do bhroillich mar shlànuidhear
  'Thoirt fasgaidh a's fàrdaich do 'n dùile.

A bheanntan a phògas na reultan!
Cha n-'eil sibh gun aobhar 'bhi pròiseil,
'S gu 'm faigh sibh bhi 'coimhead 'ur n-àilleachd
Gach latha 'an sgathan cho òirdheirc.

O! s àghmhor mar so 'bhi 'g 'ur faicinn
Air trath feasgair a' srachdadh nan speuraibh,
No 's a' mhadainn le'r curraichdibh òr-bhuidh,
'N uair tha 'ghrian as à ròs-leabaidh 'g éiridh!

A bhuachaille bhig air an raon ud,
Ciod air tha, le ioghnadh, do shùil-se?
Tha feudail gu cinnteach fo 'n aigein—
Seall thusa 'm bheil agad do dhiù féin.

A' tional nan dearc air a bhruthach,
Eisd! éisd ciod is bruidhinn do 'n phàisd' ud:—
' Tha coille 'an ìochdar Loch-du'ich!
A bhràthair, 'bheil cnuthan a' fas innt'?"

A Dhùin ud a dh' éireas o 'n charraig,(2.)
Rinn aois iomadh sgar ann ad chliathaich;
A thannaisg nan làithean a thréig sinn,
Cha n-ioghnadh 'n an déigh geda liath thu!

'S tu 'n sin ann ad aonar 'nad sheasamh,
"Mar Oisian an deaghaidh na Féinne ;"
Tìm bheag agus leanaidh tu càirdean—
A Dhùin ! tha làmh làidir an éig ort.

Cha tearc ris a' ghealaich, (ma's fìor iad,)
'N òigh-mhara mu thimchioll do gharbh-stéidh;
A h-òr-leadan féin aic' 'ga chìreadh,
'S i 'seinn—'ne da rirèadh do mharbh-rann !

O cha n-e;—'s deimhinn leam gur ann thà i
'N sud a' cumha 'n déigh 'n ògain 'thug gaol dh'i,
Agus esan a nis air fàs fuar rith'—
Faodaidh bith, chionn an truaghan bhi faoilidh.

Seinn, O seinn ort air d' aghaidh, 'oigh-mhara !
'S' tu nach 'eil gun do pheathraichean tìre—
Tìr na muir dha, 'se 'n cridhe as blàithe,
A réir coltais, do 'n dàn bhi 'ga shìor-leòn !

O Easaibh is binn-fhuaimneach siubhal
Gu far 'bheil Loch-du'ich a' bruadar,
Cha n-ioghnadh leam idir le 'r crònan
Ged robh esan 'an còmhnaigh 'san t-shuain so.

'Ann an *so* sibh, le borbhan ag aomadh,
'N'ur leth chadal, measg raointean nam blàth tiugh;
'Ann an *sud* sibh, mar bhoillsgeannan gréine,
'N'ur ciad steall a borb-leum feadh nan àrd-chreag!

A Choir' ud 's an caidil a' chuairt-ghaoth,
Cha tearc annad ruagadh 'n daimh-chròice,
'S Mactalla 'ga fhàgail féin bodhar
A' freagairt nan gaodhar 'san tòireachd.

Ciod e ged tha 'chàileachd-san fallain?
Ciod e ged mar dhealan tha 'luathas?
'Se siùbhlaiche 'n fhirich a ghéilleas—
'Se foill, a laoich thréin! a thug buaidh ort.

O c' àit' 'bheil na badannan uaine
'S an cluinnear bho'n chuaich a ciad òran?
'S an cinn anns a' gheamhradh na flùrain,
Mar Dhùil ann am broilleach Eu-dòchais?

O c' àit' 'bheil na h-òighean a's gile?
O c' àit' an tric filidh ri dàn doibh?
O c' àit' ach mu bhruachaibh Loch-du'ich?
Slàn leat, 'Loch mo chridhe! nis slàn leat.

## DO 'N UISEIG,

### R'A H-'ORAN FEASGAIR.

'Fhilidh éibhinn
Sin, a dh'èireas
Do na spèuraibh,
Far nach léur dhomh—
'S mi ga d' éisdeachd,
'S tric mi 'g éigheadh
'N ann 'o *shéraph*
'Ghoid thu gleus an òrain sin?

O, 'eòin mo rúin,
'S na ribheid chiùin,—
Le d' rann gun smùr,
'S le d' phronntachd lùth'r,
Tha mi 'n leth-dhùil
Gur spiorad thu
Bha fada 'n *dùn*,
Far nach mill ùine òigealachd.

An guth o 'n chlàr
Chuir gean air Saul
Bàrd bheag mo ghràidh ?
No 'n Oisein àigh
Tha 'd riochd, gu h-àrd ?
O! Rìgh nam Bàrd!
Ma's e, cha nàr
Ged tha 'n ceòl tlàth 'toirt dheòire bhuam.

A Mhic nan neul,
Tha guth do bheil
A' cur 'an ceill
Gu'm bheil thu 'n gaol:—
Gun dol do'n t-saogh'l
Os ceann nan reul,
Cha n-fhaighear sgeul
Air dad cho nèamhaidh, shòlasach !

O! sud thu 'n àird—
Mar chaidh am fàidh
Do thìr an àigh,—
No anam Bàird,
'Nuair leaghas gràdh
A chridhe blàdh,
'S e 'seinn ä dhàin
Do'n ribhinn mhàlt is Ceolraidh dha.

Feuch mar d' fhuair thu
Nis a suas ort!
Neòil mu'n cuairt ort,
Ceòl a's suaimhneas;—
'Bheil do smuaintean,
Air do luaidh 'n sin ?
No 'm fàth duain dhuit
Rìgh nan sluagh a ghlòireachadh ?

Pill, mo leug thu!
Pill mu'n téid thu
Far nach feud mi
Tuillidh d' éisdeachd,
'S mu 'm fàg trèubhan
Binn nan spèuran
Air bheag glèusaidh
An clàir fèin, a dh-fhòghlum 'uait!

O! stad dhe d' dhuan,
Tha 'n là 'san uaigh ;
Tha 'ghrian 'sa' chuan;
Tha 'n druid 'na suain;
Tha 'n rionnag shuas :—
A nuas, a nuas,
A's faigh do dhuais
'An cneas do luaidh—'se Gilʼomuin e.

## O TILL, A LEANNAIN.

AIR FONN.—" *O bà, mo leanabh, O bà, O bà, &c.*

SE'ISD.

O TILL, a leannain, O till! O till!
O till, a leannain, O till! O till!
Dean cabhaig, a *Mhali*,
Bho dhùthaich nan Gallach,
No théid mi le h-aimheal do'n chill, do'n chill.

An cailin a dh'imich di-luain, di-luain,
O! 's minic bho sin i 'am smuain, 'am smuain,
Le 'mìn-bhasa geala,
'Cùl donn, 's a caol-mhala—
Cha dùth dhomh bhi fallain bho m' uan, bho m' uan!
O till, a leannain, &c.

O thus' a gheibh sealladh de m' ghaol, de m' ghaol,
Thoir fios dh'i gu'n robh i dhomh féin, dhomh féin,

Mar chridhe do m' bhroilleach,
Mar iùl-chairt do'n mharaich,
Mar ait-ghréin an earraich do'n t-saogh'l do'n t-saogh'l.
O till, a leannain, &c.

O c' àite 'm bheil coimeas do m' luaidh, do m' luaidh?
Mar ròs air uchd eala tha 'gruaidh, a gruaidh;
Clàr-aghaidh a's ghile
Na 'm bainne 'ga shileadh,
No 'ghrian 's i gu laidhe 's a' chuan, 's a' chuan.
O till, a leannain, &c.

Tha 'beulan mar shuthag nan glac, nan glac;
Mar ghogan beag meal' e, gu beachd, gu beachd;
A cìochan geal corrach,
B'e 'n coimeas dà thulach
'S iad còmhdaicht g' am mullach le sneachd, le sneachd.
O till, a leannain, &c,

Tha sud fo 'n dà mhalaidh 'dh'fhàs caol, 'dh'fhàs caol,
Na mìn-ruisg a's gile na 'n t-aol, na 'n t-aol,—
Dà shùil nach seall corrach,
Iad gorm mar speur earraich,
'S iad 'n impis cur thairis le gaol, le gaol!
O till, a leannain, &c.

Nam faiceadh tu 'pearsa gun mheang, gun mheang—
Nan cluinneadh tu 'labhairt gun sgraing, gun sgraing—
Nam biodh tu le m' chruiuneig
'N àm togail nan luinneag,
Gu 'n lasadh do chridhe gun taing, gun taing.
O till, a leannain, &c.

Mo chridhe-sa! 's tusa bhios truagh, bhios truagh
Mar pill is' 'thog oirre gu Cluaidh, gu Cluaidh :—
Gu 'm b'fhearr na bhi maille
Ri té eil' air thalamh,
'Bhi sìnte ri m' *Mhali* 'san uaigh, 'san uaigh!
O till, a leannain, &c

## RANNAN

Air b'as banacharaid a bha anabarrach gaolach, 's a chaochail 'na leanabachd.

Chaochail i—mar neulta ruiteach
  'Bhios 'san Ear mu bhriste' fàire;—
B' fharmad leis a' ghréin am bòi'chead,
  Dh'éirich i 'na glòir 'chur sgàil orr'!

Chaochail i—mar phlatha gréine,
  'S am faileas 'na réis 'an tòir air;
Chaochail i—mar bhogh' nan speura,—
  Shil an fhras a's thréig a ghlòir e.

Chaochail i—mar shneachd a laidheas
  Anns an tràigh ri cois na fairge;
Dh'aom an làn gun iochd air aghaidh—
  'Ghile O! cha b'fhada shealbhaich.

Chaochail i—mar ghuth na Clàrsaich,
  'Nuair a's drùitiche 's a's mìls' e;

Chaochail i—mar sgeulachd àluinn
  Mu'n gann 'thòisichear r'a h-ìnnseadh.

Chaochail i—mar bhoillsge gealaich'
  'S am maraich' fo eagal 's an dorcha ;
Chaochail i—mar bhruadar milis,
  'S an cad'laiche duilich gu'n d' fhalbh e.

Chaochail i 'an tùs a h-àille!
  Cha seachnadh *Pàrras* as féin i ;
Chaochail i—O ! chaochail Màiri
  Mar gu'm bàite 'ghrian ag éiridh !

# BEANNACHD DHEIREANNACH AN T-SEAN EILTHIRICH GH'AELICH LE 'DHUTHAICH.

AIR FONN.—"*Eirinn gu Bràth.*"

Bha long nan crann caol mach o Mhaol dhubh Chinn-tìre,—
Air bòrd bha iad lìonmhor 'dh'-fhàg Tìr nam Beann àrd;
Bha 'ghrian ann à glòir anns a' mhòr-chuan a' sìoladh :—
Ciod e so ' chuir mì-ghean air laoch a' chùil bhàin?
O, cha 'n e 'mhuir dhùmhail 'dh fhàg Dùghall fo champar,—
'Tha 'n deur air a shùil, ach 's e dhùthaich thug ann sud,
'S e 'coimhead, fad' uaithe, nan cruach b' fhearr leis teann air,—
Tìr bhòidheach nam Beann, ris nach pill e gu bràth.

"Mo dhùthaich!" thuirt e, "ged 's e d' fhàgail mo chruaidh-dhàn,
'S ann ort nach 'eil suarach no fuaraidh mo ghràdh;
Tha grinneas a's àileachd mar b' àbhaist riut fuaighte—
Gach ni mar bu dual d'a ach d' uachd'rain gun bhàigh:
Mo chreach! bho nach buan na laoich chruaidh sin nach tréigeadh
'N gleann-fraoich 's an tùr liath, air a bhriagh'd 's gu'm biodh céin-thir,
Tha Gàidheil 'gam fògradh mar cheò bharr do shléibhtean,
'S ma lean riut Cinn-fheadhn' 's ann air caoirich a mhàin!

A Bhreatuinn, 'n àm dùsgaidh 'thoirt sgiùrsaidh do d' nàimhdibh,
Co b' ùire na 'n Gàidheal gu éiridh leat suas?
An cuimhn' leat na dhòirt e de 'n dearg-fhuil 'nad bhlàraibh?
'S 'n e nis bhi 'ga fhògradh gu bràth bhuait a dhuais?
Seadh, 'fhògradh 'thoirt àite do phràbar na beurla—
B' e 'm ploc 'an uchd màth'r sud 'an àite a ceud-ghin!

A Ghàeldachd! a Ghàeldachd! b'e d' fhàgail, a
gèugan
A ghearradh bho 'n chraoibh, 's iad a' crìonadh 's an
fhuachd.

'Thìr steallaireach, alltach, ard-choillteach, thiugh-
sprèidheach—
'Thìr àiridheach, fhraoch-shliosach, ghorm-lochach,
àrd;
'Thìr bhreacanach, cheòlraidheach, òranach, aoidh-
each,
Bu tu tìr nan sgéul, dachaidh ghreadhnach nam
Bàrd!
Ach co 'an tìr chéin a ni 'n sgeulachd a dhùsgadh?
Co 'thogas an t-òran 'bhiodh sòlasach- tùirseach?
Co 'bheanas do 'n chlàrsaich, 's na h-òighean air
ùrlar?
No 'ghleusas a' phìob 'thogail inntinn nan sàr?

O, m' òige! 's tu mheall mi!—bha àm 'us cha n-fhac'
mi,
—Mar uiseag nan cnoc—ach cuis taitneis 'us sunnd;
Measg gaoil agus càirdeis 'us slàinte 'us pailteis,
Bha m' aigne cho reachdmhor ri bricein 'am bùrn:
O m' anam! 'd e ni thu bhi 'cuimhneachadh suaimh-
neis—
Feall-shonas a dh' fhàg thu gu bràth,—'us bu luath
sin!

Cha pill e an t-òg-mhìos air ròsan bhi 'bruadar,
'S cha tog e mo smuairein-s' bhi 'smuainteach' air muirn.

A rionnag ud shuas, 's tuille 's luath rinn thu dùsgadh !
Tha 'ghlòmuin air crùban air dùthaich mo ghaoil;
Tha 'ghealach gu càirdeil a' snámh thar a stùchdan,
Ach monadh no stùchd nis do m' shùilibh-s' cha leur!
A lochrana rìomhach! 's ann ribhse tha m' fharmad,—
Ged ruaigeas an là sibh á' làth'ir tìr nan garbhchrioch,
Gu 'm pill sibh gu gàireach 'chur fàilt' oirr' gach anamoch :—
Mo thruaigh ! cha bu searbh ach bhi 'falbh uaipe chaoidh.

A Bhan-righ nan cuan, soraidh bhuan nis bho m' chrì leat—
'S an uair 'bhios tu 'd shìneadh 's an ùir fo iochd chàich,
Bi'dh d' ionndrain gun stàth air na h-àrmuinn nach dìbreadh
An àr-fhaich a chaoidh fhad 's bhiodh cinn air an nàmh:

Uair eile—'s gu bràth—soraidh slàn leat, mo dhùthaich!
S ged bheuchdas na cuaintean, gu h-uaigh, eadar thù 's mi,
Cha téid thu á' m' smuain gus an suain anns an ùir dhomh:
Mo dhùthaich! mo dhùthaich!"—Sguir Dùghall de 'dhàn.

## RANNAN

AIR BUACHAILLE 'BH'ANN AM BAILE 'ARAIDH, AIR DHA GUN BHITH AONA CHUID "SONA NO SAOITHREACH."

A bhuachaille sgìth, gun *ròrum*,
  A bhuachaille 's brònaich' na 'chuileag!
'Fhir leis nach cinneadh 'm pòr clòidheach,
  'S a dh'fhàg 's na puill-mhòin' ar cuid mhullag,—
'Fhir air an deach' " uisge nan uibhean"
  Fada mu'n deach' uisge d' ainm' ort,
Nam biodh tannasgan aig brùidean
  Cha bu chùis duit siubhall anamoch!

A dheadh charaid nan ceann-simid,
  Ged fhaigheadh am fitheach ri bàs thu,
'N deigh na chuir thu 'n car a rùchdain
  'Bhi ri d' shùilibh gu 'm bu nàr dha;—
'Fhir 'bha math ris an dearc-luachrach,
  Ma 's ann bhuainn a nis a théid thu,
Bi'dh na muileagan fo mhì-ghean—
  Cha bhi uibhir brìgh 's na féith'chan!

Nam b'e 'm màireach crìoch do bheatha,
  S iomadh ceith'r-chasach bhiodh brònach,
Eadar chon, chat-fhia'ich, a's thaghan,
  Bhiasda-dubha, agus fhòc'lan;—
Cha n-'eil gin diubh air do sgàth-se
  Nach d' fhuair uair no dhà lan sgròbain,
'S ged nach tigeadh iad gu d' thìodhlac',
  Bhiodh gach aon diubh 'sileadh dheòire.

O! 'fhir a's luaithe le leathad,
  'S a's fhaid' air deireadh 'n ám dìreadh,
Cha na-ann idir a réir d' àirde
  'Chluicheadh tu do spàin aig dìota:
'S tearc, gu cinnteach, siubhal chruach thu,
  Ach an corr uair suas a théid thu,
Cha n-'eil binnein air an gluais thu
  Air nach faicear *Buachaill-bréige!*

## ÒRAN

AIR DO LEANNAN AN 'UGHDAIR A BHI GU TINN.

AIR FONN.—"*Hug och! mar tha mi 'nochd 's mi 'm aonar.*" *&c.*

Bi 'falbh, bi 'falbh ort, a Gheamhraidh ghruamaich!
Air fonn a's cuan geda rinn thu stròichdeadh—
An saogh'l ged spùinn thu gu léir, nan caomhnadh
Tù Ròs mo ghaoil-sa, cha bhithinn brònach.

SE'ISD.

O, tilleadh slàinte gu h-ealamh 'n fhlùran—
An cailin ùr bha mar bheatha dhòmhsa!
A ghaoil, ma théid thu do 'n leabaidh iosail,
Cha 'n fhada 'n tìm gus an laidh mi còmhl' riut!

A Sheònaid mhìogach! nam bitheadh ìocshlaint
'Am fuil mo chrì duit, bu leat le m' dheoin i;
Air beul a' bhàis 's ann a dheanainn gàire
Nan b' ann 'ad àite-se 'bhiteadh 'm leònadh.
O, tilleadh slàinte, &c.

O'n fhuair mi cunntas mo ghaol bhi ciùirte,
Mar chraoibh gun rùsg mi, mar luing gun seòl mi;
No eun 's a' choill an tràth chi e 'm fìr-eun,
'S a chèile dìleas 'g a toirt 'na spòig leis!
O, tilleadh slàlnte, &c.

Cha toigh leam oiche,—gach reul 'ni soillse
Bheir iad 'am chuimhne do mheall-shùil mhòdhar,
'S a' ghrian ag éiridh 's ann leagas m' inntinn,
Oir thig e 'm smaointibh, Mar sud bha Seònaid.
O, tilleadh slàinte, &c.

'S tric madainn ghlé ghrinn aig latha déurach;
'Se 'm flùr a's ceutaich' 'n ar sealladh 'n còmhnaigh
A's luaithe 'chrìonas,—'s ge cruaidh e' 's fìor e—
An cneas a's mìne 's e 's trice 'leònar!
O, tilleadh slàinte, &c.

O Earraich àluinn! greas, greas le d' bhlàth's oirnn;
O thig gun dàil a's dean fallain Seònaid;
Bi'dh againn dà ghrian ma ni thu slàn i;—
'S gun ise slàn cha bhi 'n t-Earrach bòidheach!
O, tilleadh slàinte, &c.

## TÉ BHANAIL NAN GRUAIDH RÒSACH.

AIR FONN,—"*'Ille dhuinn, 's toigh leam thu,*" *&c.* no, "*Clachan Ghlinn-duruail.*"

SE'ISD.

O seinnibh, seinnibh, seinnibh leam,
O seinnibh, seinnibh còmhl' rium,—
O seinnibh cliù do m' leannan-sa,
Té bhanail nan gruaidh ròsach.

O seinnibh 'n uair a chithinn i
A' tighinn ann am chòdhail,
Cho tric 's a thréig mo bhruidhinn mi,
'Sa chinn mo shealladh ceòmhor.
O seinnibh, &c.

O seinnibh 'n uair, le fàilte,
Bhiodh a làmh gheal sìnte dhòmh-sa,
Mar bhiodh mo chridhe 'bualadh,
'S mi, ach beag, gu truagh le sòlas.
O seinnibh, &c.

O seinnibh, 'n uair a dhlùth'chinn i
  Ri m' chneas, fo' dhùbhradh òg-choill,
Mar dhiùltainn muillion Bhénus oirr'—
  B' fhearr leam i-féin na 'n còmhlan.
        O seinnibh, &c.

O seinnibh, 'n am bhi sgaradh dhuinn,
  Measg gheallaidhnean a's dheòire,
Ri mìle saogh'l mar dhealaichinn
  G' à gleidheadh, nam biodh dòigh air!
        O seinnibh, &c.

O! seinnibh mar a bhuail am bàs
  Cho luath le 'shaighead Seònaid!
O, guilibh! guilibh! chaochail i,—
  'S tha 'n saogh'l na neo-ni dhōmhsa!
        O seinnibh, &c.

**

## DO LOCH-AIC.

A Loch-aice na gnuis' chaoin— (3.)
  Gnuis ghabh gaol air a bhi ciùin,
'S air an tric an laidh 'n gath-gréin'
  Soilleur mar uchd sèamh mo rùin!

'Oide-altruim mhaith nam breac,
  Gar an leatsa cath nan tonn,
'S ged nach d' amais long fo bhréid
  Air d' uchd réidh riamh chur f'á bonn—

S leat an eala 's grinne com
  'S i neo-throm air d' uchd a' snàmh,—
Eun a's gile cneas na 'ghrian
  Sneachd nan sliabh no—leannan bàird!

'S leat bho Lochunn a's bho 'n t-Suain
  An lach bheag is uaine cùl;—
S tric 'ga còir—'s cha n-ann 'ga feum—
  Falach-fead a's caogadh shùl.

'S leat an luinneag 'sheinneas òigh
  'Bleodhann bhò gu tric ri d' thaobh;
'S leat an duan a thogas òg
  'S e g' a còir a measg nan craobh.

Seinnidh e,—" Tha cneas mo ghràidh
  Geal mar chanach tlàth na glaic,
'S faileasan a ghaoil 'n a sùil
  Mar tha nèamh 'an grunnd Loch-aic!

C'àit' an taitneach leis an earb
  Moch a's anamoch 'bhi le 'laogh?
C'àit' an trice dorus dearg,
  'Fhir nan garbh-chròc, air do thaobh?

C'àit' ach ri taobh loch mo rùin—
  Far, aig bun nan stuchd ud thall,
'S ann robh uair mo chàirdean tiugh
  Ged tha iad an diugh air chall!

O air-son a bhi leam féin
  'Siubhal sèimh taobh loch nan sgòrr
'Nuair bhios gath na gealaich chaoin,
  Nuas a' taomadh ort mar òr—

'Nuair tha duilleach, fochunn, feur
  Fo 'n òg-bhraon a' cromadh fliuch,
S gun aon rionnag anns an speur
  Nach 'eil céile dh'i 'nad uchd—

'Nuair tha 'n ciobair ann a shuain,
  'Faicinn mada-ruadh 'na threud,
'S e 'dian-stuigeadh nan con luath
  Gu bhi shuas mu 'n dean e beud:

Sud an 't-am 'sam bi ri d' thaobh
  Ceòl a mhaoth'cheas clis gach crìdh ;—
Sud an t-am 'san tug thu gràdh,
  'Shìne bhàn! do 'n fhilidh shìth.

'Tional ghobhra air dh'i bhì
  'N Coire-'n-t-sìth aon fheasgar Màigh,
Chualas guth ro-mhilis, shèamh—
  Shaoil i nèamh a bhi aig làimh

Dh' éisd i,—'s mar bu mhotha dh'éisd,
  'Sann bu bhinne teud a chiùil;
Lean i,—'s mar a b' fhaide lean,
  'S ann a b' fhaid' e as, mo dhùil.

Rainig i, mu dheireadh, cnoc,—
  Dorus fosguilt air a suas,
'S dh' fhairich i gur ann bho sin
  Bhruchd an ceòl bu bhlasda fuaim.

" Thig a's taigh, a Shìne bhàn!
  Thig, a ghràidh, gun eagal beud;
Feuch an oiche dhubh m' an cuairt—
  'S fada bhuait do dhachaidh féin."

Chaidh i 's taigh—ma's fìor mo sgeul—
Thuit i 'n gaol air fear a chiùil!
Dh' òl i 'n deoch bu deoch do chàch, (4.)
'S tuilleadh riamh cha d'fhàg i 'n dùn.

## GLEANNAN NAM FLÙR.

Air Fonn,—"*Tha boineid bheag bhiorach air Alasdair garbh,*" *&c.*

"O tiugainn," thuirt Cailean, "do Ghleannan nam flùr,
Tha gorm-dhearca chean' ann cho tiugh ris an driùchd,
'S an t-suthag 'bheir minic 'am aire do bhilean—
O tiugainn g' an sireadh, O tiugainn, a ruin!"

"C' arson," fhreagair *Mali*, "nach rachainn do 'n ghleann?"
'S air falbh thug i oirre le Cailean 'na deann,—
Ged 's tric thu'irt a *mami*, gu bràth fhad 'sa dh' fhanadh
E fada bho 'n t-sionnach nach b' eagal do 'n mheann.

"Tha 'n lagan so doilleur, tha ' choille 'n so àrd,
Tha 'n lònan so tioram, gun duine aig làimh—
Dean suidhe, a leannain, 'us leigeamaid anail,—
Mar meallta mi 'm bharail, tha 'm broilleach sin tlàth."

" A Chailein! a Chailein! leig mise air falbh"—
" A *Mhali*, a *Mhali*, b' e sin e, gu dearbh!
Tha rùm ann am bhroilleach, a rùin ghil, na caraich,
'S gu 'n seinn mi dhuit ceileir nach fairich thu searbh."

A ghruagaichean, fanaibh o leannanachd chluan—
Cha seas chòir an teine an eighe féin fuar:—
Ciod thachair 's a' bharrach cha n-fhaod sibh bhi
farraid,
Ach, goirid 'na dheighe, chaidh *creathall* chur suas!

## RÒSAN AN LETH-BHAILE.

AIR FONN,—" *Mòr, ni'an a' Ghiobarlain.*"

LUINNEAG.

AIR fail ithil óro, hugó, c' uime 'n ceilinn e,
Air fail ithil óro, hugó, c' uime 'n ceilinn e,
Gu 'm bheil mo shaogh'l mar bhruadar?—'s e 's dual
dhomh bhi deireasach
'S mo ghaol air bheagan dòchais air Ròsan an Leth-
bhaile.

O, cha n-e cruath's na gaoithe an raoir chum o m'
chadal mi,
A's idir cha n-e 'm fuachd 'chuir a gluasad le fadal
mi;
'S ann tha ceann-fàth mo smuairein 's mo smuaintibh
air fad a nis
'N riochd caileige ro bhòidheach tha 'n Còmh'l nan
slios badanach.

Air fail, &c.

'Fhir 'thainig thar Loch-fìne, nach innis thu dhomh, guidheam ort—
Am faca tu 'n té bhòidheach a leòn thun a' chridhe mi?
An cuala tu 'n té chaoimhneil a' faighneachd mu m' dhibhinn-sa?
An d' innis thu mar thà mi,—'s gur bàs dhomh mar feith i rium?

Air fail, &c.

O, beannachd air an rìbhinn! beul sìos air fear a charadh i;
Mar nearachd a gheibh làmh rith,'—'bhi bhuaipe fàth mo sgaraidh 'n diugh;
Bhuail saighdean geur a gràidh mi—cha d' fhàg iad crioman fallain diom;—
'S an thàinig orm a gaol ceart mar thig air craoibh an dealanach.

Air fail, &c.

Am fac' thu reul na Glòmuin 'caoin-dheàrsadh tre neòil bhainne-gheal?
Mar sud tha meall-shùil m' eudail fo rosga maoth-mhìn, tana-gheal;
Tha cùl nan iomadh fàinneag a nuas m' a bràigh a's grinne dreach,
Mar ghath na gealaich làin oiche shàmhach air linne mach.

Air fail, &c.

Nam faiceadh tu cneas rìomhach a cuim is glan
suidheachadh,
Cha b' iongantach leat è ged bu nèamh leam bhi
'laidhe 'n sud ;
Tha caoimhneas, gean 'us tròcair 'us neò-chiontachd
's taigh 'an sud ;—
'S ann air-san 'bhios an loinn 'gheibh, gun roinn, gaol
a' chridh' tha 'n sud.
Air fail, &c.

Cha n-iongantach mo luaidh-sa bhi suairce, glan,
finealta,—
Cha n-ann a measg a' chrìonaich tha 'm freumh o 'n
do ghineadh i ;—
Tha 'gheug de stoc is àirde, 's tha bhlàth air mar
chinnich i ;
'S ged tha i fhathast uaine, tha 'buain air aire iomadh
fear.
Air fail, &c.

Ach cha n-fhaigh h-aon diubh m' uan geal!—Ma's
gaol tha bhuaipe, 's urrainn mi
An tuile thoirt leam féin dh' i na tha deich ceud
dhiubh murrach air—
'Bhi sodanach 'n a sòlas, 'bhi brònach 'n uair is
tuireadh dh'i,—
Seadh, fuil mo chridhe 'thaomadh, nam b' e sud féin
a h-uireasbhuidh !
Air fail, &c.

S mi 'n so—gun fhios do chàch cionn—mar shneachd
ri blàth's, a' leaghadh as,—
" Nach iongantach," deir h-aon, " mar tha fear nan
dàn a' caitheamh as ?"
'Se cagar cuid, " Ghabh sùil e;"—cuid eil', " Tha
tùs a' chaothaich air:"—
Ach O! 's e 'n gaol a chràidh mi ; 's i 'n Ròs a
mhàin mo lighiche !
Air fail, &c.

O, 's truagh nach robh mi 's m' eudail le chéile 'n cois
nam bruthach ud,
Ag iomain spréidh 'sa' mànran fo sgàil nam preasa
dubharach ;—
Gu 'n seinninn d'i mo dhuanag 's gu 'm buaininn d'i
na suthagan,
'S gun caitheamaid air saogh'l ceart cho aoblıach ris na
cuthagan!
Air fail, &c.

## MO LEANNAN BEAG.

Air Fonn,—" *A nighean bhuidh-bhàn nam falbhadh tu leam,*" *&c.*

Se'isd.

A leannain bhig a' bheòilein bhinn—
A leannain bhig a' bheòilein bhinn—
O Iseabal an òr-fhuilt ghrinn!
Gur h-iomadh loinn a chì mi ort.

Chi mi gruaidh mar neòil na fàire,
Lagan beag, 'n uair ni thu gàir', innt';
Chi mi plath, air leam, de Phàrras
Ann ad bhlàth-shùil mhìogaich, ghuirm.

Chì mi uchd mar uchd na faoilinn—
Uchd a ghrinneis, uchd a ghaoil e!
Cìochan geal, mar chop an t-saobh-shruth,
'Deàrsadh caoin troi' 'n t-sìoda 'n sud.
A leannain bhig, &c.

Chi mi muinneal mar an grian-ghath
'Laidheas air an t-sneachd 'sa' chriathraich ;
Mar shreath neòinean do dheud ciatach,
Dlùth, geal, rianail, dìonach, cruinn.
A leannain, &c.

Chi mi mìn-bhas nam meur slatach,
Chi mi cùl nan camag daite,
'S iad mar shruthain de 'n òr leaghte,
Sìos gu d' chrios 'n am mìlte cuairt.
A leannain, &c.

Chi mi—ged is ann air éiginn —
Dà chiùin-mhal' air sneachd-chlàr d' eudainn,
'S dreach an ròis fo dhriùchd a' Chéitein,
Air do bheulan mìn-bhriathrach.
A leannain, &c.

Chi mi thu mar chraoibh 's a' ghàradh,—
Gach aon mheanglan d'i fo bhlàth tiugh,
Driùchd nan speur a' tearnadh tlàth oirr',
'S eòin 'na bàrr gu sìor a' seinn.
A leannain, &c.

## RANNAN

Air Tàillear a's Greusaich a bh' ann an Iochdar Chòmhail, a thog orra dh' iasgach an Sgadain, 's iad air marachd tur aineolach.

Air Fonn,—" *Dìridh mi 'tearnaidh mi, 'n cruadal,*" *&c.*

Se'isd.

Och a's ochain, mo thùrsa!
'S mor tha 'n saogh'l 'dol á 'chùrsa—
Amhsain threun a' toirt sùith orr',
'S coilich-dhùnain 'toirt cuain orr'!

'S iomadh car 'thig air daoine
Eadar creathall 'us caochladh;
Nì cha n-fhoghainn, 's an t-saogh'l so,
Ach muir réidh do luchd-fuaigheal!
Och a's ochain, &c.

Ars' am Minidh, 's e 'dùsgadh,
" Co bhiodh 'g obair measg ùillidh ?"
Fhreagair Snàth'dag 'an cùil e—
" Cha n-e 'n *clùdadh* 's mò buannachd!"
Och a's ochain, &c.

'S thug iad mionn nach robh faoin asd'
Gu 'm b'i 'mharachd an t-aon nì ;—
Fhuair iad sgoth air tràigh, sgreubhte,
'S chuir iad spéideil gu cuan i.
Och a's ochain, &c.

Seall a nis air a' chàraid
'Cur a h-uidheam 'an àird rith' ;—
'S ann theap *Neptune* féin sgàineadh,
'Cur ri gàir'chdaich 'san uair orr'.
Och a's ochain, &c.

Faic a nis i f'a h-éideadh,
'S iad a' cag'raich r'a chéile,—
" O! nach breàgh i ! nach treun i!
Heth! a dhaoine, nach luath i !"
Och a's ochain, &c.

Ach 'n uair dh' éirich muir dhùmhail,
Chaidh a' bhòilich air chùl clis,
'S thuirt am Minidh—" B' fhearr dùbailt
Bhi aig dùnan 'san uair so !
Och a's ochain, &c.

'S mar bha 'n taoim 'dol an àirdead
B' e sud guileag na Snàth'daig—
" A mhinidh dhuibh, tha mo bhàs ort !
Chaoidh cha bhàiteadh aig luath mi."
Och a's ochain, &c.

Ciod an stàth dhomh bhi 'g innseadh
Mar a theab iad a lìonadh—
Mar a theich iad gu tìr leath'—
'S mar a phill iad ri 'm fuaigheal!
Och a's ochain, &c.

## NA H-ÒIGHEAN.

AIR FONN.—"*Mo nighean dubh, dh'fhàs bòidheach, dubh,*" *&c.*

SE'ISD.

O! sgàth nan craobh, 'us òigh ri m' thaobh,
O, sgàth nan craobh thoir dhòmh-sa!
Ged dh' fhàg iad tric mo chadal faoin
Gur toigh leam féin na h-òighean.

Air falbh le urram, uaisl' a's stràic,
Air falbh le càrnadh stòrais—
Air falbh le 'h-uile nì bhuam fhéin
Ach gean 'us gaol nan òg-bhan.
O! sgàth nan craobh, &c.

Am bheil thu 'n so 'an cruitheachd A'àimh
Fear leis nach àill an còmhlan?
Ma thà, gabh dhachaidh thun do mhàth'r,—
Cliabh-beag, gun dàil, a's còt' ort!
O! sgàth nan craobh, &c.

Mu 'n gann a dh' fhàg mi féin an glùn.
 Rinn buinneag dhiu mo leònadh;
Mu 'm eòl domh làmh dheas seach làmh chlì,
 Cha n-fhaighinn sìth ach còmhl' riuth.
 O! sgàth nan craobh, &c.

Ni 'n gaol an duine caothaich ciùin,
 An luirist ni e spòrsail;
An saogh'ltach ma bhios idir suaire,
 'S ann mar ri gruagaich bhòidhich.
 O! sgàth nan craobh, &c.

An gille caoin 'bheir glaine 's gaol,
 Gheibh e de 'n t-saogh'l na dh' fhòghnas;
'S ann cridhe crìon, gun taing d'a strì,
 Bi'dh gainne 's dith 'an tòir air.
 O! sgàth nan craobh, &c.

## RANNAN CUMHAIDH

Air cluinntinn gu'n do chaochail ******** *** ******.

> " Ach ni 'n tosd do m' chlarsaich féin,
> Bi'dh iomradh mo ghaoil 'am dhan ;
> Cluinnidh an t-aineal an fhuaim,
> 'S 'aghaidh air uairibh gu lar.'
>
> Oisian.

Och, mo chridhe! ciod e'n ceòlan
'Dh'fhuadaicheas dubh-nèoil do chràidh-se?
Cha n-e fonn nam feadan gleusach,
No ceòl theud an diugh ni stàth dhuit!

'N uair tha 'n sruth bu shunndaich' mànran
Air a ghlasadh 'n àird gu buileach—
Gach aon dùil air mise fhàgail—
Geug mo ghaoil air làr gun duilleach—

'N uair tha Reul na Mais' air triall bhuainn;
'N uair a dhubhadh Grian an t-Suairceis—
'N uair tha 'n cridhe 'bh' anns a' chliabh so,
Anns an dus, gun mhiann air gluasad;—

N uair 'se ùrlar fliuch n h-uaighe,
Th' aig mo luaidh mar leaba-phòsaidh—
'N uair 'se 'm Bàs fear-bainnse m' uain-sa,
Co nach sileadh cuan de dheòiribh?

A Bhàis! an do shaoil thu nach b' eòl domh
Gu leòir dhe d' ainiochd roi' 'n uair so,
'S gu ruigeadh tu leas tuille còmhdaich
'Thoirt dhomh air, le Seònaid a bhualadh?

Nam b' eòl duit gach buaidh a bh' air m' eudail,
'S mo staid-sa,—ge h-eutrom do thròcair,
Gur gearbh leam, an déigh dhuit a reubadh,
Gu 'n sileadh tu féin na deòire.

Ciod e dhòmhsa teachd an Earraich?
Dhich'nich m' uiseag-sa 'bhi ceòlmhor;
Bhrist an doinionn Geug mo shùgraidh—
'Mhill an reotha Flùr mo shòlais!

Faodaidh 'n eala, faodaidh 'n smeòrach,
Faodaidh 'n ròs a nis bhi uaibhreach;
Deanadh grian na Maidne sòlas—
Cha toir Seònaid tuille buaidh orr'.

C' àit' bheil sibhs'—a luchd an tuaileis?
Deanuibh uaill,—nach tric, gu diamhain,

B àill leibh m' eudail dheanadh fuar rium?
  Feuch mar d' fhuair sibh 'nochd ur n-iarrtas!

Aig an oiche 's fliuich' tha rionnag,
  Tha grian aig an latha 's gruamaich';
'S cha bhi 'n geamhradh daonnan fionnar,
  Ged tha m' aimheal-sa gu h-uaighe.

Ann an sna'inn na Beatha truaigh so
  Tha deich tuaitheal mar aon réidh-char;
'S far am b' ionmhuinne leinn buan e,
  'S ann a's luaith', gu tric, a ghéilleas.

'S minic gur i 'chraobh a's grinne
  A ni 'n dealanach a stròiceadh;
S minic gur e 'n t-eun a's binne
  A ni 'n t-seobhag nimh a leònadh:—

'N ròs a's grinne dath 'sa' ghàradh
  'Se gun dàil a théid a ghlacadh;
S, Och nan och! an cridhe 's blàithe
  'Se 's luaith' 'chàirear fo na leachdaibh!

Co b' e 'thuirt riut "Tìr na Dì-chuimhn',"
  'Uaighe dhubh! cha b' fhìrinn dha sud;
Dhoibhsan a bheir luchd an gaoil duit,
  Tìr an *cuimhn'* thu,—tìr an cràidh thu!

C' uime, 'Sheònaid, rinn thu m' fhàgail?
  Riamh cha b' àill leat mi bhi tùrsach;
C' uime 'n sud dh' fhàg iad thu 'd aonar,
  'S rum gu leòir do d' leannan dlùth ort?

Ma tha cead, a rùin, aig spioraid
  Comunn 'chumail ri neach saogh'lta,
Biosa tric a' tigh'n gu d' leannan—
  Bi'dh do thannasg féin leis gaolach!

Innis dhomh, 'n tràth bhios mo dheòiribh
  Os ceann d' fhòid ro throm a' sileadh—
Innis dhomh, ged robh na 's leòir ann,
  Nach 'eil Seònaid 'an sud uile.

Innis dhomh gu 'm bheil i 'deàrsadh
  'N tìr an àigh, os ceann na gréine;
'S nach 'eil aingeal ann am Pàrras
  A bheir bàrr air maise m' eudail!—

Innis dhomh an déigh sud uile,
  Ged tha i 'am meadhonn suaimhneis,
Nach do leig i mis' air dì-chuimhn',—
  'S gu 'm bu chaomh leath' mi 'bhi shuas leath'.

Tha mi 'tighinn, 'Aingil ghràdhaich!
  'S cinnteach mi, nan deanadh maitheas
Aon neach tuille 's h-aon a shàbhladh,
  Air do sgàth gu 'm faighinn flaitheas!



## PURGATAIREACHD.

Thuirt Casan-casruisgte, " bi'dh sneachd,
Tha eagal orm, 'am Purgat'reachd;"—
" Bidh 'm pathadh ann," thuirt fear an òil—
" Cean mhnathan", arsa Toil-na-Feòl';
" Bi'dh 'n déideadh ann," thuirt Gob-na-caoidh ;
" Bi'dh gleadhraich ann," thuirt Ceann-na-sìth—
" Na maoir," thuirt Bi-an-ainnheach-spàirrt,
" A's tiolpadairean," thuirt am Bàrd ;—
Thuirt Trang-ri-tachus anns a' chùil,—
Bi'dh pailteas dheargan ann, co dhiù!

A leugh'dair, cluinn,
A's creid mo rann:—
Thoir breith air càch a réir do chridhe féin
'S cha robh—cha bhi do bharail chaoidh ach claon.

## DUANAG.

Air dà bhean ann an Ceann-tire, a bha ro-dhéidheil air a'phìob-thombac, agus té dhiu féin, le fala-dhà, air iarruidh air an ùghdair rann a dheanadh dhoibh.

AIR FONN,—"*Hùthil othan, ò,*" *&c.* no,

"*Buy broom besoms.*"

Giorsal òg a bhos,
Seana Ghiorsal shìos—
Cha 'n fhaic mi 'nan gros
Mionaid ach a phìob.

SE'ISD.

Fuich! a's fire, faire!
Och a's ochain, ù!
Ub! ub! ub! mo sgaradh!
'S iomadh muc 'san dù'ich.

Sud iad dhuit mu 'n teallaich
'Cur na toite 'n àird,—
Fasan dubh nan cailleach
Bhios a' breith nan ceàrd!
Fuich, &c.

Chunnaic thu 'mhuc-mhara
'Nuair a ni i séid,—
Ceò à' teachd á Coire—
Faloisg air na sléibht'—
Fuich, &c.

'S faoin sud seach an deatach
Bhios gu tric ag iadh'
Bho 'm buis dhubha, chabach,
Do 'm bheil toit mar dhia!
Fuich, &c.

Mar dhà bhàta-smùid iad
Comh-stridh air son geall ;—
Ceamar, le 'n cuid ùinich
Nach bi 'n tùt air chall?
Fuich, &c.

Ceamar ni na càrdan
Colum dhoibh no clòdh
'N uair tha 'chutag ghràineil
Mar an ceud-ghin leò?
Fuich, &c.

Cutag dhubh na bidse!
  B' fhearr nach d' thain' i riamh ;—
Chuir i crìoch air sguidse,
  Thug i 'm bàs do 'n t-sniamh.
        Fuich, &c.

Mar an treud a ruagadh
  Roimhe so a mach ;
Iochadar dubh a chuain doibh,
  Mnathan an tombac!
        Fuich, &c.

# MÒRAG.

AIR FONN,—" *Hithill uthill agus ò, hithill ò horiunnan,*" *&c.*

LUINNEAG.

'S toigh leam, 's toigh leam, s' toigh leam féin—
'S toig leam féin Mòrag O,
'S toigh leam, 's toigh leam, 's toigh leam féin—
'S toigh leam féin Mòrag O,
'S toigh leam, 's toigh leam, 's toigh leam féin
Grian mo ghaoil, Mòrag O,—
'S toigh leam féin Reul nam buadh,
'S tric mi 'm shuain còmhla rith'.

Cha n-e 'n sneachd air a' mhullach,
  'S grian an Earraich a' deàrsadh air—
Cha n-e neòinean na dalach—
  'S cha n-i 'n eala, ge h-àluinn i,
'Chuirinn mionaid 'an coimeas
  Ris an ainnir so 'shàraich mi;
'S i mar bhith as na speuraibh—
  Sluagh 'g an léireadh le h-àillealachd.
'S toigh leam, &c.

Sluagh 'g an léireadh le àilleachd
  Rìbhinn bhàn a bheòil dhuanagaich—
'Se fìor ghrinnead a mànrain,
  'S a ro mheud 's tha de 'n uan innte
A las teine 'nam chrì-sa,
  'S a mheall mi gu gaol buan thoirt dh'i;
Bi'bh a' bruithinn m' ur Bhenus—
  Làmh ri m' eudail bu shuarach i!
    'S toigh leam, &c.

'Fhir a ruigeas am bail' ud,
  Bi 'n ad earail ro' m' rùn geal-sa,
Té nam mìn-ghlac a's gile
  Na sneachd-beinne na h-aon oiche;
Le 'cùl lìn, 'sa caol-mhala,
  Crom, mar ghealaich as ùr 'teachd oirnn.
O! tha draoigheachd 'na gàire,
  'S dallaidh deàrsadh a sùilean thu!
    'S toigh leam, &c.

Bhuineadh sud do mo ghaol-sa,
  Aigne aobhach na smeòraiche—
Dà ghruaidh chopanach, chéir-dhearg—
  Geal-dheud réidh 'am beul ròs-bhileach;
Beul a b' fhearr na bhi 'm rìgh leam
  Bhi os n-ìosal a' pògadh tric ;—
Mar bi buil air sud tràthail,
  S e gur tàmh dhomh gun deò fo 'n lic.
    'S toigh leam, &c.

Ach air feothas do phógan
  O cha n-iad tha mi 'sanntachadh,
'Se do chridhe bhi blàth rium,
  'Annir ghràdhach, a b' annsa leam;
'S geda gheibhinn am màireach
  Muillion òir 'us ni'an prionnsa leis,
Nàile b' fhearr leam deich mìl' uair
  Nighean cìobair nam beannta fraoich.
    'S toigh leam, &c.

'S truagh nach robh mi 'us m' eudail
'An gleann braonach a' mhìslein thiugh,
'Togail moch leis an sprèidh leath',
  Gun bhi 'tèarnadh gu h-oiche dhubh ;—
Cha robh 'iadsan 'bha 'n Eden
  Riamh cho aobhach 'sa bhì'mid ann,
Gach aon mhionaid ri sùgradh—
  Fàth mo dhiùbhail nach b' fhìor e 'n diugh!
    'S toigh leam, &c.

B'e bhi 'toirmeasg do'n t-seillean
  Teachd 'an sealladh nan sòbhragan
Bhi 'cur eadar mi 's m' ulaidh,
  'S i-féin toileach 'bhi còmhla rium ;
'S ged robh naimhdean 'am falach
  An diugh 'cumail mo shòlais bhuam,
Cha n-'eil cumhachd air thalamh
  'Ghleidheas *Sali* an còmhnaigh bhuam.
    'S toigh leam, &c.

# AN RÒS.

Dhearc mi uair air ròs a' fàs
Maiseach, ùr, fo dhriùchd a'Mhàigh—
"'S dearbht'" thuirt mi "nach bean gu bràth
  Dad do bhlàth cho bòidheach!"
Chaidh mi seachad là 'na dhéigh,—
Chaidh a phabadh leis a' ghaoith—
Ceann ri leathad air, a' caoidh,
  'S beacha breun 'ga ròspadh.

'Oigh a's aingealaiche snuadh,
Faic 'san ròs do choimeas truagh!
'S ceart co deas tha d' iomadh buaidh
  'Thogail fuath ri gràdh dhuit;—
'S mar an nathair anns an tom,
Thoir ceum mearachd, 's tha Cùl-chainnt
Deas gu d' bhruthadh—'s Mì-run lom
  Togaidh fonn do nàire.

## ÒRAN.

AIR FONN,—“ *Air fàilirinn, illirinn, uillirinn, O, 's mi caoidh!*” *&c.*

S FAD' o'n chuala mi 'n aithris,
*Nach call na gheibh caraid gu bràth;*
Ach co b' e thuirt an tùs e
'S ann 'na chadal bha 'n t-ùmaidh gun bhàigh;
S mise bheireadh mo mhionnan
Nach do chaill e riamh cailin a ghràidh;
Nam biodh m' eudail-s' a dhìth air,
B' fhearr leis dearg-fhuil a chrì bhi aig càch.

LUINNEAG.

Seinn faillirinn, uillirinn,
Ochorinn O,—co shaoil
Gum biodh Foill ann am fàbhar
'Nuair 's eu-dòchas a's bàs e do 'n Ghaol?

An tràth bhitheas an uiseag
  Anns na speuraibh gu luinneagach shuas,
'S tric a thig an t-eun coimheach,
  'S gu mi-nàdurra laidhidh 'na cuaich;
'S ionnan sud a's mar dh'éirich
  Dhòmh-sa, — 'n deaghaidh gach gaol thug 'sa fhuair,
Tha mo nead iar a h-àiteach',
  'S mar b' e sud toil mo ghràidh, cha bu chruaidh.
Seinn, &c.

Nam b' fhear coimheach, gun fhios dha,
  Rinn mo choire, cha n-fhosglainn mo bheul;
Ach mo charaid, a's fios aig
  Mar tha 'm broilleach so luchdaicht' le gaol—
'M fear a shaoil mi nach dùraicheadh
  Seangan a chiùradh f'a cheum!
Ach, fo 'n chòinnich a's tlàithe
  'S tric an nathair a's bàsmhoire beum.
Seinn, &c.

Tha cùl cam-bhuidh mo leannain
  Mar gu b' ann air a thumadh 'an òr,
'S e m' a slinneinibh rùisgte,
  Mar ghath-gealaich air ùr-shneachd an lòin;
Pearsa loinneil, gun fhiaradh,
  Air an fheur cha bu mhiapaidh a lòd;

Gnuis mar chamhanaich Céitein,
'N uair tha 'n uiseag 'toirt sgéil air an lò!
Seinn, &c.

Gnuis nam meall-shùil a's guirme—
'S òg a dh'amais iad calg 'chur 'am chrì;
Gnuis nan ruiteag is deirge
Na'n fhuil bhlàth air sneachd meanbh-gheal na frìth';
'N uair a sheinneadh tu 'n luinneag,
Dh 'fhaodadh còisir na coille bhi bìth;
O! cha tig o làimh Nàduir
Tuille coimeas bean bhàn nam bas mìn!
Seinn, &c.

'N uair bha m' aithne 'an tùs ort,
'Oigh 'las teine do-mhùchadh 'n am chré,
Bu tu 'n t-uan ann ad nàdur—
B' fhada 'n sionnach, a ghràidh ghil, bho d' bheus;
Ach a nis, ona fhuair e
'Bhi le 'shotal a' gluasad ri d' thaobh,
'S gann gu 'n tugainn mo ghealladh
Nach cinn m' uan air aon tearradh ris féin.
Seinn, &c.

Nam biodh fios aig mo leannan
Air an spéis a th' aig m' anam-sa dh'ì,

Fear na ceilge 's na carachd
'Si gu'n tilgeadh gu h-ealamh o 'crì:—
O ! 'se foill agus cùl-chainnt
Chuir co tric' leis an Iùdas ud ì;
Amhuìl dealan-dé àluinn
Ann am beairt figh'dair-spàgach nan lìon!

## TAOBH LOCH-FÌNE.

Air Fonn,—" *Thug mi 'n oiche 'n raoir 'san àiridh,*" *&c.*

Se'isd.

'Iseabal, an tig thu 'n Ghàeldachd ?
'Iseabal, an tig thu 'n Ghàeldachd ?
Tiugainn leam gu Taobh Loch-fìne,
'S cha chuis caoidh dhuit, so mo làmh dhuit.

Tiugainn, tiugainn, 'ainnir bhòidheach!
Tiugainn leam gu tìr nan òran—
Tìr na h-iolair' 's an daimh-chròice,
Fearann bòidheach nam beann àrda.
'Iseabal, &c.

Thain' an Samhradh buidhe, braonach,
Tha na h-uillt' air dol nan caochain,

Eòin a' seinn 'am mullach chraobhan,
 Muir 'us speuran dhuit mar sgàthan!
 'Iseabal, &c.

Thig, 'us cluinnidh tu mu 'n ghlòmuin—
Cha-n e gleadhraich chlag 'us òrd, ach
Srann an t-seillein, coirioll smeòraich,
 'S co-sheirm òg-bhan air gach àiridh.
 'Iseabal, &c.

Anns a' mhaduinn, 'n uair thig am dhuinn
Dùsgadh, bheir an coileach rann dhuinn,—
Seinnidh 'n uiseag 'thogail fonn oirnn,
 'S cuthag air gach tom 'cur fàilt orinn.
 'Iseabal, &c.

'S 'nuair bhios grian, 'an àird' a cùrsaidh,
'G ar cur tric gu dubhar dhlùth-phreas,
Togaidh 'n calman-fiaich ar sùgradh,
 'S e 'toirt pùig d' a leannan sgàthach.
 'Iseabal, &c.

Thig ar lòn duinn as an fhairge—
Gheibh sinn cuid deth as a' gharbhlaich,
'S cha bhi fear nan lannan airgid,
Fallain agus mor'ath 'nam làimh-sa.
 'Iseabal, &c.

'Nuair tha 'n saogh'l gu tur air 'ùrach',
'N uair tha 'm fraoch 'an sud fo ùr-bhlàth,
Mil a's bainne mar am bùrn ann,
  Co nach dlù'icheadh ris a' Ghàeldachd?
    'Iseabal, &c.

## MARBHRANN AIR FEAR 'ARAID.

Fo 'n lic ud, mo chràdh!
  Tha 'n tràs' 'na laidhe
Fear, dh' fhaotainn a ràdh,
  Bha blàth mar—eighe.

An t-ionragan àigh!
  B'e sin, mo riar, e,—
Na *aon rag* bha ė
  Gach là 'sa' bhliadhna.

Co fhad 'sa bha dòigh
  Air crò a spùinneadh,
Cha tigeadh e beò
  Aon lò gun *ùr*-ni.

'S tric chunnaic mi fìn
  Na sailm 'na làmhaibh—
— N am lasadh na pìob',
  No bhi cùl gàraidh.

O fhir 'bha cho saor
  De 'n t-slaight ri—sionnach,
Bu leat do chuid féin
  Aig féisd nan gionach.

O, 's tusa bha math
  'Thoirt deoch do 'n phàiteach
—'N uair bhiodh tu leat féin
  'An taobh taigh-tàirne

Do 'n achdrach bhochd
  Bha thu 'toirt daonnan
—Nuair rachadh troi' d' ghloc
  An t-seid gu d' chaolainn.

An lomnocht', gun ag,
  Bu leat bhi 'còmhdach
—'Nuair chuireadh tu'n ad
  Mu d' sgailc-cheann sgeòbach. (5.)

Ged bha cuid ri gaoir
  Mu d' cheilg—na brùidean!
Bha thusa co saor
  De 'n cheilg—ri *Iùdas.*

O! 's iomadach aon
  Do 'n call do sgathadh—

An crochadair féin
  Chaill deag phàigh-latha.

Mo chreach a's mo chràdh,
  Le d' bhàs ri adhart
—Gu 'n laidh air a làimh
  Fiach gròit 'bha 'feith' ort.

O! ceamar nach dùth
  Do m' shùil-sa snithe,
'S nach d' fhuair mi thu 'd chù
  Ach gu cùl do chridhe !

# TUIREADH NAN EILTHIREACH.

AIR FONN,—" *Fhir a' bhàta,*" *&c.*

SE'ISD.

Hugorinn ù, o, na hù o éile,
Hugorinn ù, o, na hù o éile,
Hugorinn ù, o, na hù éile,
'Se fàth ar tùrsaidh ar Dù'ich a thréigsinn.

A thìr an t-sùgraidh, a thìr an t-suairceis,
A thìr nan òran bu bhòi'che fuaim leinn!
Ged b' ann le deòiríbh, gu 'n seinn sinn duan dhuit;—
C' uim' shaoileadh càch gur cion gràidh chuir bhuait sinn?
Hugorinn ù o, &c.

Cion gràidh? Ochòin nach b'e sud an fhìrinn!
Cha bhiodh ar gruaidhean 'dol bhuait cho fìor-fhliuch,

Cha bhiodh ar n-osnaidhean 'brath ar mì-ghean,
'S cha b' uaigh gu léir leinn tìr chéin nan Inns'-
nach!
Hugorinn, ù o, &c.

'Ach thainig mùthadh air Dù'ich nam Beannta—
S comh-ionann brìgh nis do Cheannard 's *Ainneart;*
Mo Thùir na pìob'reachd 's nan laochraidh b' annsa,
Tha 'n t-uan a' mèilich, 'sa mhàthair air *sentry.*
Hugorinn ù o, &c.

C' àit' 'eil na féidh? chaidh gu léir cur as doibh,
Bochd ruadh no earb cha taobh learg no leachduinn;
O'n thain' an t-ainmhidh do 'n ainm am *factor*,
Mheath 'h-uile nì ach e-féin 's am bragsaidh!
Hugorinn ù o, &c.

Nam biodh tu 'tighinn uair eile, 'Theàrlaich,
'S na glinn 'san d' fhuair thu fir chruaidh gun
àireamh,
Cha n-fhaiceadh tu ach na Dubh-ghaill ghrànda,
'S "a' bhrigis lachdunn" air son *glas-mhàis* orr'.
Hugorinn ù o, &c.

Air son gach còmhnaigh'sam faighte 'n aoidheachd,
Tha 'n làrach dhuaichnidh—O! uaigh na féileachd!
Mar nead na smeòraich 'am bun na géige,
'An déigh do 'n fhòc'lan a h-àl a reubadh!
Hugorinn ù o, &c.

A thìr ar ghaoil! leis gach caochladh cruaidh ud,
'Nan déigh gu léir, tha na ceudan buaidh ort;
'S ged b' ann do dh-Eden a bhiodh ar gluasad,
Bhiodh tìr ar gràidh 'toirt nan deur bho 'r gruaidh-
ean.
Hugorinn ù o, &c.

O beannachd mìl' uair le tìr nam filidh—
Nan laoch gun fhàillinn—nan òigh a's gile—
Ar n-òig'—ar n-àbhaist—ar dàimh—ar n-uille!
" Cha till, cha till, O, cha till sinn tuille"!
Hugorinn ù o, &c,

## MAIREARAD.

AIR FONN.—" *Up an' war them a', Willie.*"

SE'ISD.

Seinn, O 's cannach Mairearad!
Seinn, O 's cannach Mairearad!
Seinn, O 's cannach
Reul nan ainnir—
Gaol nam feara—Mairearad.

A Mhairearad bhàn, tha gràdh, gràdh, gràdh
'N am chridhe chaoidh nach searg dhuit;
Mo ghrian, mo dheò, mo cheòl, cheòl, cheòl,
Mo shùgradh 'n còmhnaigh Mairearad.
Seinn, O, &c.

Cha ghaol o 'n dè m' fhear féin, féin, féin;
'S ann thòisich e 's mi 'm bhalachan;
'S gann dh' fhàg i chìoch 'n uair lìon, lìon, lìon
I m' uile smaointean, Mairearad.
Seinn, O, &c.

Tha 'n t-sùil a dh'fhàs gorm tlàth, tlàth, tlàth,
Mar fhaileas nèamh 'am balbh-shruth;
Bu leòir a gruaidh a theumadh sluaigh
'Thoirt aoraidh suas do Mhairearad!
Seinn, O, &c.

An caorann àrd fo bhlàdh, bhlàdh, bhlàdh,
A' ghrian air barr-thonn feargach
A' boillsgeadh tiugh—O 's dubh, dubh, dubh
Sud làmh ri cruth mo Mhairearaid
Seinn, O, &c.

Tha snuadh a beòil toirt sgeòil, sgeòil, sgeòil
Air mil a's blàdh nan dearg-ròs;
Bheir teachd an là 'sa' Mhàigh, Mhàigh, Mhàigh
Dhuibh beachd air àileachd Mairearaid!
Seinn, O &c.

Ged gheibhinn féin gu réidh, réidh, réidh
Té eile 's beinn de 'n dearg-òr,
'S ged dheainteadh mi 'nam rìgh, rìgh rìgh,
Bu truaghan mi gun Mhairearad.
Seinn, O &c.

An t-uan ni tàir air blàth's, blàth's, blath's,
An cù gus 'n teich bho 'n earbaig,
S bi'dh 'n t-iasg air thì nan lìon, lìon, lìon
Mu 'n téid á' m' chuimhn'-sa Mairearad.
Seinn, O &c.

## BANTRAICHEAN OGA.

Muileann a' feitheamh a ghràin—
  Cearc nan eun 'teachd air ath-ghur—
Misgear a dh-easbhuidh an òil—
  Bantrach òg a dh-easbhuidh fir.

Faigh 'n gràn, a's cha tàmh e do 'n mhuileann,—
  Na h-uibhean, 's tha 'chearc os an ceann ;—
Faigh 'n tòiseach, 's do 'n phòiter cha mhulad—
  Fear ùr, a's gheibh *Guileag* ris clann!

## DUANAG.

AIR FONN,—"*A thé sin air am bheil mi 'n geall,*" no, (*a' fàgail an t-séisd a mach*) "*Scots wha ha'e*" &c.

SE'ISD.

Guidheam slàn an ribhinn òg
Bho 'n tric fhuair mi 'm chadal pòg;—
Nam biodh i co ghrinn 'san lò,
B' fhearr gu mòr sud bhi 'm Rìgh.

'Fhir a théid a sìos an Caol,
Bheir mo shoraidh-sa gu m' Ghaol,
Ainnir ghrinn na meall-shuil chaoin—
Rinn a ceutachd mise chlaoidh.
Guidheam, &c.

Cha n-e 'cruth a's gile snuadh—
Cha n-e 'guth a's binne fuaim—

Ach an nàire tha 'na gruaidh,
  Bheir dh'i buaidh ghrad air gach crì.
    Guidheam, &c.

Tha mo chrì-sa aice 'n sàs,
Leam cha n-aireach geda tha,—
Bheirinn iad dh' i uile slàn
  Ged robh agam dhà no trì.
    Guidheam, &c.

' S gile m' eudail-sa na 'n t-uan,
'S i co neò-chiontach 'na smuain;
B' fhearr leam cadal leatha 'n uaimh
  Na bhi shuas le nighean rìgh.
    Guidheam, &c.

Nam bu mhise 'n fhaoileag bhàn
Chi mi 'n sud 'an cois na tràigh'
'S mi nach fanadh 'an so là
  Bhuaip', air àirdead 's gu 'm biodh sìd.
    Guidheam, &c.

Thugaibh rìo'chdan do Mheud-mhòr,
Faigheadh Crìonnachd tulach òir,
Thugaibh dhòmhsa ulaidh 's mò—
  Sìne bhòidheach an fhuilt lìn!
    Guidheam, &c.

## DO DH-ABHAINN RUAILE.

[Tha 'n abhainn so 'ruith troimh Ghleann-daruail ann an Còmhal—gleann cho bòidheach 's a tha 'n Albainn. Tha e ro chòmhnard; agus am ri tuilte fogharaidh, chithear e, air uairibh, rè ioma mìle 'na aon loch uisge bho thaobh gu taobh.]

A Ruail! thoill thu cliù
Mar b'e gur tric thù
'Toirt bho 'n tuath'nach a dhùth de 'n Fhogharadh,
'S tu 'siubhal troimh 'n Ghleann
Le corruich a's srann,
Le lùban a's greann na beithire!

Tha crìoch air a bhuain,
Tha esan 'na shuain
A' faicinn gach sguab 'na shabhal cruinn,
'S a dùsgadh le d' ghaoir,
'S tric chi, air gach taobh,
E toradh a shao'ir 'am platha leat.

O Abhainn gun stéidh!
'Gad choimhead an dé,
'Gun d' chuir thu, gun bhréig, plath-fathar orm;—
'An sud thu a nuas,
'An so thu a suas
Nad mhuilleine cuairteag aighearrach—

'An so thu, gu leisg,
Measg luachair a's reasg
A' gluasad gun sgairt fo 'n athar ort;
'An sud thu, le fuaim,
Dubh-shiubhal gu cuan,
Mar Churaidh fo ghruaim 'toirt catha air!

Bu mhinic am breac
Ri d' shruthaibh a' cleachd
'S bu chlise, 'nam bheachd, na 'n t-saighead e
Nuair bheireadh e leum
'An coinneamh na gréin,
'Toirt chuileag gu réidh ri leathad leis.

O iasgair! bi clis—
Sud! sud e, a nis,
Fo dhubhar a phris ud 'feitheamh ort;—
Teich! teich! 'fhir nan lann,—
Cha sir fear nan rann
Gun tugte ro 'n am do bheatha bhuait.

Cha 'n ìoghnadh, a Ruail,
Ged dh' éireadh tric d' uaill,
'S ged robh thu do 'n chuan co tobhartach,
'S na tha, bho gach frìdh,
De dh-easan gun sgìos
A' tabhairt dhuit cìs le bodhar-fhuaim.

Sud beagan de 'n cheòl
'S tric chluinnear 'gad chòir—
Fead sealgair air tòir an dobhar-choin,
Guth mheann agus uan,
Ceòl uiseag a's chuach,
'S binn-cheileir mo luaidh-s' a' bleodhann cruidh.

An t-airein, 's e sgìth
'Dol dhachaich, 'stric chì
Mu d' bhruaich a' bhean-shìth mu 'n dubharradh,—
Gach ròinnean 'na cheann
'Na sheasamh mar chrann,
'Us ise le srann 'toirt bruth oirre.

Far an doimhne do shruth,
'S tu mar bhalbhan gun ghuth,
Miann a bhalachain bhi muigh 'ga fhionnarach';
'S cha 'neo-mhinic am mor'ath,
Far an siubhail thu garbh,
'N druim fear iteach nam meanabh-bhall lannair-
each!

Measg nan àrd-stalladh garbh
'Sheallas sìos air an dealbh
Féin 'n ad mhìn-bhroilleach garbh, 'stric an iolaire—
(Ban-righ choirbte nan nial!)
Gabhail cuilme gu fial,—
S mairg a bheireadh bho 'bial an cuileagan.

O Abhainn an àigh,
O Abhainn mo ghràidh,
Mo chead leat car tràth—cha tabhair mi
Dhuit trian dhe do chlùith
A chionn gur tric thù
'Toirt bho 'n tuath'nach a dhùth de 'n Fhogarradh.

## AN CAILIN 'GHOID MO CHRI.

Air Fonn,—"*Gur muladach a ta mi.*"

'An gleannan nan slios uaine
  'S mi 'gabhail cuairt an raoir,
Bha 'n spréidh tiugh mu gach buaile,
  Bha 'n tuath'nach 'sgur d'a shao'ir
'N uair thachair caileag mhàld' orm—
  Thuirt mi, 'nuair bha i teann,
"Cia as tha 'm flùr 'dh' fhàs bòidheach?"
  'S ann chrom an òigh a ceann.

Bha 'sùil air dath nan dearcag,
  Bha 'falt air dreach an òir ;
Bha 'muinneal mar shneachd mìn, geal,
  'Ga chur air sìthean, fòil;
Bha 'gruaidh mar uachdar bainne
  Air an laidheadh duilleag ròis,
A's gu 'n aithnichinn air a bileachan
  Gu 'n robh a' mhil d' an còir!

" Mo lilidh, 's math leam d' fhaicinn—
C' air son a bhiodh ort nàir'?
An d' thain' thu fad' air astar?
No c' àit' am bheil thu 'tàmh ?"
Le crith-ghuth milis, banail,
Agus ruiteag 'tigh'n 'na gruaidh,
Fhreagair i, " 'S ann tha mi 'fanachd
Mar ri m' *mhami* 'an so shuas."

" Mo bheannachd air a' mhà'ir sin!
Nach b' fhearr leat bhi leam fhein?
Mo bheannachd air an là sin
'S ann d' rugadh òigh co chaoin!
" Mo bheannachd air do bheul beag—
Mar nearachd a gheibh 'phòg ;
O! ri m' bheatha bheir mi cliù ort
Ma bheir thu aon té dhòmhs'."

Fhuair mi cead a h-aon uaip',
Chuir mi trì dhiùbh ris—
" Tha mo mhà'ir a' glao'ich orm!—
O mi! leig dhomh as."
" Aon té eile, 'ghaolaich"—
" Cha toir" bha 'beul ag ràdh,
Ged 's math dh' innis a dà shùil dhomh
Gu'n tugadh h-aon no dhà!

Gheall mi dh'i 'bhi dìleas,
  Gheall mi dh'i 'bhi caoin ;
Gheall mi dh'i da rìreadh
  Dol a sìos di-haoin';—
Cha n-fhios domh cia mar dhealaich sinn,
  Ach cinnidh 'Ghrian féin fuar
Mu'n leig mis' as m' aithre 'n cailin ud
  'Us Gleannan nan slios uain'.

## DUANAG.

AIR FONN.—" *A nighean donn an t-sùgraidh, &c.*

LUINNEAG.

Mo bheannachd ort, a Mhàiri,
A chailin chaomh nam blàth-shuil,—
An sir thu tuille gràidh orm
'S mo chridh' thun sgàineadh cheana leis?

C' air son, a bhàrda, 's suain duibh?
Ciod air tha sibh a' bruadar,
'S a liuthad mais' us' buaidh 'tha,
Gun ghuth orr', fuaight' ri m' leannan-sa?
Mo bheannachd &c.

Mar ghrian-ghath air uchd fairge,
Mar eal' air broilleach balbh-shruth,
Mar lilidh bheag nan tolman
Tha gilead dealbh na cailin ud.
Mo bheannachd &c.

Ged tha 'falt buidhe 'seòladh
M' a slinnein sneachd, mar òr-neul
Air gnuis grian-fheasgair 'Og-mhios,
Gur fada pròis o 'n ainnir ghrinn.
Mo bheannachd &c.

'S ged tha na mìlte' 'g aoradh
Dh'i, cha toir gin bhuam fhéin i;—
Biodh bàrr aig aingle 'n naomhachd,
Ach 's ceart co cheutach *Mali* riuth'!
Mo bheannachd &c.

## GLEANN-DARUAIL.

AIR FONN,—" *Mali bheag O.*'

Tha 'n Samhradh sona, ceòlar
  Air teachd do Ghleann-daruail,
Tha 'chuthag 'cur r'a h-òran
  'An coille Ghlinn-daruail;
Tha 'n uiseag 'us an smeòrach
A' seinn o mhoch gu glòmuin,
'S Mactalla 'freagairt, deònach,
  Dhoibh uile 'n Ghleann-daruail!

O, 's lusanach na raointean
  A nis 'an Gleann-daruail—
Deich muillion flùran éibhinn
  'Cur mais' air Gleann-daruail;—
O Eilidh! nis nach téid thu
Do 'n ghleann 's am bi na h-éildean?
'S am binne nuallan spréidhe?
  Greas, greas do Ghleann-daruail!

Tha 'n t-subh air blas do mhìn-bheul
 A nis 'an Gleann-daruail;
Tha 'n dearc co dubh ri d' mhìog-shuil
 A cheana 'n Gleann-daruail—
Sruth fallain bho gach sìthean,
Driùchd meala bho gach dìthean ;—
Bhiodh Eden ùr seach nì ann
 Nam biodh tu 'n Ghleann-daruail.

'N uair bhios bàird bheag nan geuga,
 Gu moch 'an Gleann-daruail,
'Cur fàilt air Mac nan Speura
 Le gean 'an Gleann-daruail,—
A measg nan caìleag ghlé-ghrinn
 Mu 'n todhar bi'dh mo cheud rùn
A' seinn—'s i 'bleodhann spréidh ann—
 Mu mhaise Ghlinn-daruail.

Bi'dh mise 'n sin gu dàicheil
 Feadh monadh Ghlinn-daruail,
Bi'dh fuil air bian an làn-daimh
 'Am monadh Ghlinn-daruail;
Bi'dh coileach-dubh na dùrdail
Fo m' sgè tigh'n dachaidh, ciùirte,
'S cha n-annas breac á bùrn bhuam
 Aig m' Eilidh 'n Gleann-daruail.

Air leam gu'm faic mi crùint' thu,
  Ma thig thu 'Ghleann-daruail,
Le coron lilidh 's ùr-ròs
  De chinneas Ghlinn-daruail—
Na gruagaichean a's àille
A 'caoidh mar thug thu bàrr orr,
'S a' seinn le eud " Tha Ban-righ
  A nis 'an Gleann-daruail!"

'Nuair sgaoileas, mall, a' Ghlòmuin
  A sgiath thar Gleann-daruail,
'S a laidheas tosd air òg-choill
  Nan eun, 'an Gleann-daruail,
Gu'n toir sinn cneas a chéil' oirnn—
Ged b' ann air beithe, 'ghaoil, duinn,
Cha cheannaicheadh an saogh'l bhuam
  Thu 'n sin 'an Gleann-daruail!

## MO RO'SAN.

AIR FONN,—"*Hi ri ri 's ho raill ò, Mo nighean donn a's bòidhche.*"

SE'ISD.

Thogainn, thogainn, thogainn fonn,
Thogainn ceileir gun bhi trom—
Bhithinn mar eun beag 'an tom
  Nam faighinn leam mo Ròsan.

'Fhir a chualadh 'n spìdeag réidh
'Seinn do 'n ghealaich air a' ghéig,
Chual' thu samhuil guth a bhéil
  Bu mhiann leam féin bhi 'pògadh.
      Thogainn, thogainn, &c.

Dean de 'n ròs a's deirge snuadh
Duilleag 'chur air sneachd an stuaigh
'S gheibh thu dìreach dreach a gruaidh,
  An ainnir shuairc a leòn mi.
      Thogainn, thogainn, &c.

An tonn-coire 's gile bàrr,
An tom canaich anns a chàth'r,
An cur sneachd mu 'n ruig e 'n làr,
O 's dubh seach bràigh na h-òigh ghrinn!
Thogainn, thogainn, &c.

'N tug thu 'n aire 'n dealt air feur?
'M fac' thu faileasan nan reul
'Deàrsadh air gorm-uchd a' Chaoil?
'Sa meall-shuil chaoin nach eòl duit!
Thogainn, thogainn, &c.

'S beag, a sheillein, 's beag is fiach
Blas do mheala làmh r'a bial,
'S am Bogh-fròise cha n-'eil briagh
'An coimeas fiamh a h-òr-fhuilt!
Thogainn, thogainn, &c.

## ÒRAN.

Air Fonn,—"*Gra-geal mo chrì;*" no,
"*The Wandering Shepherdess.*"

Teich, a Shamhraidh, le d' àilleachd—
  Dh' fhalbh an là 'sam bu mhò
Leamsa caithream na fàs-choill,
  No trusgan blàthmhor nan lòn;
Ciod e tuille fuaim dàin dhomh—
  Ciod e fàit' air gnuis òigh,
'S ise 'mhàin 'bheireadh slàint' dhomh
  Nis aig càch—'s cha b' i 'chòir!

'S i mo Mhair'rad òg bhàn-bhuidh
  'Dh' fhàg an tràsa mi brùit;—
N uair a b' aithne dhomh 'n tòs i,
  O! b' i Ròs nam ban ùr;
Ach 'am maduinn a bòidhche—
  'N uair a b' òirdheirce 'm flùr,
Ghoid fear eile gu seòlt e,
  'S dh' fhàg e dhòmhsa 'm preas rùisgt'.

'Oigh nam meall-shùilean caoimhneil,
'S òg a thoill thu mo ghràdh;
Ann an comunn nam maighdean
Bu tu 'n daoimean thar càch;
'S iomadh, 's iomadh ban-oighre
'Bhiodh gun fhaighneachd 'nad làth'ir;
M' Eden! m' Eden! 'se chiùrr mi,
Thu bhi dùint' orm gu bràth.

Thu bhi duint' orm, mo sgaradh!
'S beag an toileachas dhòmh
Gur e foill agus carachd
Thug bhuam bean a' chùil òir,—
Bean a' bhéil air dath 'n ùr-ròis
'S a' ghuth chiùin,—'s ann bu cheòl
Còmhradh cumanta 'bhéil sin—
Mo chreach 'bhi dhìth a cuid phòg!

Nam b' ùr ghallan òg, uasal,
'G an robh suairceas 'us cliù,
Bheireadh gaol dhuit, 'us buaidh ort,
B' fhada bhuamsa bhiodh tnùth;
Ach bhi 'm broilleach fuar seann-duin'
Gun ghaol, gun inntinn, gun lùgh—
B' e sud dìreach an iath-shlat
'Bhi dlùth a' sniamh mu stoc rùisgt'!

Ged ro' 'shoitheach air sàile,
  Ged ro' 'spréidh air gach cluain,
Faodaidh 'chrì bhi mar stàilinn,
  Faodaidh 'chànran bhi buan;
Faodaidh osnaidhean gle thric
  A bhi 'reubadh cneas m' uain;
'S cha bhi mise air dì-chuimhn'
  An là bhios deur air a gruaidh!

## NA CAILEAGAN.

Air Fonn,—" *Hilù hilo hilorinnan*," *&c.*

Luinneag.

Gur toigh leam féin na Caileagan,
Gur toigh leam féin na Caileagan,
Gur toigh leam féin na h-òighean caoin
Ge tric a theum 'sa char iad mi.

Gur toigh leam féin na h-òighean ciùin—
Cha dean ach brùidean talach orr';
'N-an comunn grinn gach uair gheibh mì,
Tha rìghrean leam bochd, fala', fann!
Gur toigh &c.

Air té 'us té dhiubh bha mi 'n déidh,
Thug h-aon 'us h-aon dhiu' 'n car asam;
Ma dh' ìnnseas mi an fhìrinn réidh
'S tric rinn mi 'n t-aon nì orrasan.
Gur toigh &c.

Am fear nach briseadh croinn 'us cailbh'
  Bho 'm bilibh dearg a mhealladh phòg,
Cha n-'eil de 'n *duin'* aig' ach an dealbh—
  'Se th' ann gu dearbh a' chailleach bhog!
          Gur toigh, &c.

A shaogh'ltaich thruaigh, an cluinn thu bhuam ?
  Ge mòr do luath 'nad shealladh fein,
Cha tugainn uair de 'n comunn blàth
  Air son d' uil' àgh air thalamh bhos.
          Gur toigh, &c.

O ciod e stòr as eugmhais phòg?
  O ciod ach ceò—cha seallainn air;
Mar faighinn mar ris gaol nan òigh,
  Air crùn Rìgh Deòrsa thalaichinn.
          Gur toigh, &c.

" Gur dìomhanas gach nì fo 'n ghréin,"
  Ars' Solamh caomh,—ach farraideam
Dhe 'n fhleasgach c'uine sguir e féin
  'Bhi 'tabhairt gaoil do chaileagan!
          Gur toigh, &c.

## A' CHAILEAG BHÒIDHEACH.

AIR FONN,—"*A Mhàiri bhòidheach 's a Mhàiri ghaolach,*" *&c.*

SE'ISD.

Gu'n togainn fonn air a' chaileig bhòidhich,
Gu'n togainn fonn air té dhonn nan ròs-
ghruaidh,—
An cailin rìomhach a's mìlse còmhradh;
Gu'n tugainn saogh'l air son gaol mo Sheònaid.

Cha n-òr 'an tasgaidh 's cha long air chuantaibh
A dh' fhàg 'san am so mo cheann-sa luaineach,
Cha churam spréidh 'chum an raoir o shuain mi,—
'S e m' eagal féin gur h-e 'n gaol a bhuail mi.
Gu 'n togainn fonn &c.

'N e 'n gaol, a ghràidh! a rinn d' fhàilte dhòmhsa
Mar shaorsa càirdeil do 'n tràill gun dòchas?

Mar theachd a' Chéitein do choill nan smeòrach?
Ma 's e, gun aon ag, 's leam féin na 's leòir dheth.
Gu 'n togainn fonn &c.

O! 's ann tha 'n sgiamhachd ri m' chiall-sa 'n càirdeas—
Mar ròs measg cainichein tha 'dearg-ghruaidh nàrach;
F'a malaidh 's caoile tha 'n t-sùil is tlàithe
Na driùchd a' chéitein, no reul air fàire.
Gu 'n togainn fonn &c.

Gur milis ceòlan a' teachd o shìthean,
S cha searbh an lòn-dubh 'san òg-choill shìos ud;
'S binn eala bhàn 'n uair tha 'm bàs a' strì rith',
Ach 's binne Seònaid 'toirt sgeòil bho 'crì dhomh.
Gu 'n togainn fonn &c.

O thusa 'sheinn dhuinn co ghrinn mu 'n òigh ud
A ghoid do chrì air feadh coill Ghlinn-smeòil uait,
Air Seònaid mhìogach nam biodh tu eòlach,
Chaidh "Màiri ghrinn" sìos do 'n chill gun òran.
Gu 'n togainn fonn &c.

A bhàrda Greugach, bho 'r cadal dùisgibh,—
Cha n-ann 'thoirt sgeòil duinn air *Màrs* no *Iuno*,
Ach 'sheinn mu Bhan-righ a' Ghràidh as ùr dhuinn,—
An *Bhenus* bheanntach so 'thoill 'bhi cliùiteach.
Gu 'n togainn fonn &c.

O 's truagh bhi daonnan air roinn ar *dàin* dhiot,
A Shaoghail chealgaich, 'tha searbh 'nuair 's feàrr thu !—
Nam faigheadh truaghain corr uair an *àill* dhiot,
Bhiodh agam Seònaid, 's an còrr aig càch dhiot.
Gu 'n togainn fonn &c.

## TEISTEANAS A GHILE DHUIBH,

*(Fleasgach a Mhuinntir Taobh Loch-atha)*

AIR DHA BHI 'CUR ROIMHE PO'SAIDH.—

AIR FONN,—"*Horò, mo nigh'n dubh, ghuanach,*" *&c.*

SE'ISD.

A ni'anan, togaibh luaidh leam
Air fear aig am bheil buaile;—
Ged tha e car beag duaichnidh,
Tha iomadh buaidh mu'n Ghile dhubh.

Thà lasgair anns an dù'ich so
'S e 'togairt dol a phùsadh;
Cha duibhe bheag na 'n t-sùidh e —
'Se 'n gonadh sùl an Gile dubh!
A ni'anan, &c.

Gu 'n innsinn dreach an òigfhir,—
Ploc daraich 'am bachd-mòine,

'S cha mheasa leam na 'n t-òtrach
'Nuair thig mu m' shròin an Gile dubh.
A ni'anan, &c.

Tha 'n léine th'air an uasal
Mar sheich' air spàrr 'ga cruadh'chadh,
'S i ceart cho geal ri gual duibh,
'Na pleatan suas mu 'n Ghile dhubh!
A ni'anan, &c.

A' *chosaig* tha m'a bhràighe,
Cha sine bheag na 'n 'Airce,
'S cha mhò na leth-cheud càradh
Fhuair i bho 'n ràin' i 'n Gile dubh.
A ni'anan, &c.

Le 'bhrigis pheallaich ròmaich,
Gun fhios c' iù 's cainb no clòidh i,
Bu ro-mhath 'n gart, mar bhòchdan
Chur geilt air eòin, an Gile dubh.
A ni'anan, &c.

Mar ghaoiseid eich, air m' fhìrinn,
Tha 'chuailein fada, fìor-bhàn;
Mar fhraoch thug teine sgrìob air
Tha feusag mhìn a Ghile dhuibh.
A ni'anan, &c.

Am fac' sibh riamh sean ràsdal
Bhiodh fada 'm feum a càradh?
Sud coimeas na deud bheàrnaich
  Tha freasdal càil a Ghile dhuibh.
    A ni'anan, &c.

A *Bhoni*, ged bu chùiseil
An aghaidh a thug *Moore* ort,
Bu mheasa 'n co'ir a chùil duit,
  A's seid 'na bhrù, an Gile dubh.
    A ni'anan, &c.

Bha latha 's leis an stairirich
Shaoil sinn gu 'n d' thain' thu 'dh-Albuinn,—
Ach 'se bh'ann iarguinn *eunaruich*
  Bhà 'n caolain-mheanbh a Ghile dhuibh.
    A ni'anan, &c.

Cha 'n iongantach na h-òighean
Bhi 'bristeadh 'n cridhe 'n tòir air,
'S nach 'eil am Bàs féin mòran
  Na 's truime 'm feòil na 'n Gile dubh!
    A ni'anan, &c.

## O! ÌOMHAIGH 'RINN MO LEÒNADH.

AIR FONN,—"*The Rose Tree,*" no,
"*Johnny's grey breeks.*"

O! ìomhaigh 'rinn mo leònadh,
Nach fan thu bhuam! nach fan thu bhuam!
O 'n theich gach uile dhòchas
Gur dona, 'luaidh, gur dona, 'luaidh,
Dhuit nis bhi 'magadh m' àmhghair
Le d' shealladh caoin, le d' shealladh caoin,
Mar rionnaig 'n uair tha 'm bàrc air
Na stallachan, na stallachan!

Gur coma leam an samhradh,
Le 'uile dhreach, le 'uile dhreach,
'S cha toigheach leam an geamhradh,
Ge geal a shneachd, ge geal a shneachd;—
Bheir *sud* ro thric am smuaintibh,
Do mhaisealachd, do mhaisealachd,
A's *so* do chridhe fuaraidh
Gun tlusalachd, gun tlusalachd.

O ciod, a ghaoil, a nì mi
  Gu d' chur á' m' chuimhn', gu d' chur á' m' chuimhn'?
No c' àit' am faigh mi ìocshlaint
  Do m' chridhe tinn, do m' chridhe tinn?
Tha tinneas trom a' cleachd rium,—
  Cha b' oil leam e, cha b'oil leam e
Ged chuirte chlisge 'n tasgaidh
  Fo 'n talamh mi, fo'n talamh mi!

## MALI BHÒIDHEACH.

AIR FONN,—"*Ho rò mo nighean donn, bhòidheach,*
*Mo nighean donn, bhòidheach, bheadarrach,*" *&c.*

SE'ISD.

Mo rùn air *Mali* bhòidhich,
Mo rùn air *Mali*
Chùl-bhuidh, bhanail—
'S iomadh fear tha 'n tòir oirr'!
Mo rùn air *Mali* bhòidhich.

Gur h-i mo rùn-sa 'n cailin ud
A's grinne cruth 'us dòighean;
'N uair théid a' m' chuimhne *Mali* bheag
'Se 'n talamh 'bhios 'gam chòmhdach'.
Mo rùn, &c.

Tha 'gnuis mar mhaduinn chéiteinich
'An am do 'n ghréin bhi 'g òradh;
Tha 'meall-shuil mar an reultag 'bhios
'S an Ear air sgé na Glòmuin.
Mo rùn, &c.

Mar bhàrr nan tonna gaillionnach
Tha muinneal geal na h-òighe,
'S a cìochan corrach, mulanach,
Mar thulaichean làn neòinean.
Mo rùn, &c.

S e 'n grian-ghath air an ùrlar i,
O, 's binn i air na h-òrain;
Ged bheireadh slàinte cùl-thaobh rium,
Gu 'n ùraicheadh a pòg mi.
Mo rùn, &c.

'S ged dh-fhògairteadh o d' shealladh mi
Gu iomall na Cuairt Reòidhte,
Am feadh 'sa bhios an anail annam,
*'Mhali*, 's tu mo Cheòlraidh!
Mo rùn, &c.

A Ghrian, nach greas thu 'n latha sin
'Bheir *Mali* air a' chòir dhomh;
'S 'n uair thig an oiche, fuirich seachduin
Gun tigh'n ris, ma 's deòin leat.
Mo rùn, &c.

Cha dean mi tuille molaidh oirr'
  Ged laidheadh tuille mòr oirr';
Ach nam bu bhàrd no filidh mi,
  Gu 'n seinninn gus na neòil i!
        Mo rùn, &c.

## CUMHA BEAN ÒG AN T-SEANA-BHODAICH.

AIR FONN,—"*Brigis Mhic-Ruairidh.*"

A chaileag tha toigheach
Air dol car air chaothach,
Dean bodach a thaghadh le buaile thiugh;
'S ma 's math leat 'bhi reòidhte
'Am meadhon an òg-mhios
Le luidse de 'n t-seòrs' ud cha truagh leam thu.

LUINNEAG.

O 's nàr, O 's nàr 'bhi 'gearradh phreas òg
'S pluic mhòr a' grodadh, gun bhuain, 's a' choill!
O 's nàr, &c.

Fhuair mise fear grinn dhiubh—
Ged bhiodh e 's na h-'Innsibh,
Cha chuirteadh á chnàimhean am fuachd a chaoidh;

'S geda dheanadh tu 'phlodadh
'An coire 'dh-òr leaghte,
A chridhe crion, creagach, 'sann chruai'cheadh ann.
O 's nàr, &c.

Ma bheir mi do 'n bhaigeir
Dad 's buige na clachan,
"'S ann ni thu mo chreachadh!" their gruaigean rium;
'S do 'n Eaglais di-dònuich
Cha téid e—bi'dh 'bhrògan
'S am bonn-a-sè caomhaint'—mo thruaigh mi leis!
O 's nàr, &c.

Le cànran 'us casdaich
A leithid cha n-fhacas,
'S e 'n impis bhi tachdte air uaireanan;
Daor phoca na phlàighe—
Cha ghabhadh tu pàidheadh
'S bhi mionaid 'na fhàile, 'n uair bhuaileas air!
O 's nàr, &c.

'N uair théid mi d'a leabaidh,
Ged bhitheam gun chadal
Cha bhrìodal 's cha sotal thig uaithsan domh,
Ach srann agus ròmhan,
Mar mhada 'n cùil-mhòine,—
Cha b' ionann 's fear òg 'dheanadh cluaineis rium.
O 's nàr, &c.

'S a' mhaduinn, 'an àite
'Bhi 'breugadh nam pàistean,
'S a' cluinntinn *mamà* bho gach uanan diubh,
'S ann bhìos mi a' bleodhann
Cruidh bodach an d—m—n!
B' fhearr leam aon làn creathaill le buachaille.
O 's nàr, &c.

Seann fhleasgach, ciod e th' ann
Ach soitheach air deubhadh—
Ach tobar air traoghadh a suas gu tur?
Stoc reudanach, gealaicht',
Gun duilleig gun fhaillein?
B' e deireadh gach donais bhi fuaighte ris!
O 's nàr, &c.

## MO RÒSAN GEAL FÉIN.

AIR FONN,—" *The wounded Hussar.*" air-neo,
" *The Braes of Gleniffer.*"

THA 'n t-Earrach air tighinn, tha 'bharrach 'fàs ceòl-
ar,
Tha uiseag, an t-sòlais r'a h-òran 'san speur;
Gach blàdh teachd le sgiamh ris—ach 's diamhain
sud dhòmhsa,
'S e 'seachdadh gun dòchas, mo Ròsan geal féin!
O 's beag bha de thruas aig a' chuairt-ghaoith a
leòn e,
Am flùran a b' àille riamh 'dh' fhàs ris a' ghréin;
A Bhàis, thoir leat càch,—tha na's leòir sean 'us òg
ann—
Ach O! seachainn Seònaid, mo Ròsan geal féin!

A bhruadairean ciùine, 'n tràth thùirlingeas pràmh
oirr',
O! innsibh do m' ghràdh gu 'm bheil slàinte dh'i dlùth,
'S gach uair ni i dùsgadh, 'eòin rùnach nan tlàth-
phong,
O seinnibh nach faod i mis' f àgail co dhiubh!

Cha n-fhaod, no théid mi do 'n tigh ìosal, fhuar
còmhl' rith'—
'S e—beatha no bàs dh'i—bhi làmh rith' mo
dhéidh:—
A Bhàis, thoir leat càch,—tha gu leòir, sean 'us òg
ann—
Ach O! seachainn Seònaid, mo Ròsan geal féin!

## RANNAN AIR TÀILLEAR ÀRAID,

### A FHUAIR BEAGAN DE 'N A-SAOGHAL 'SA RINN A DHIA DHETH.

AIR FONN,—" *Mo rùn air an nianaig,*" *&c.*

SE'ISD.

Hugorinn, ò, gu'n ìnnsinn,
Hugorinn, ò, gu'n ìnnsinn,
Gu'n ìnnsinn beagan fìrinn
Mu spìochdaire, mu 's math leibh e.

Tha fear 'am baile làmh rium
De Ridirean na Snàth 'daig—
Gun crochadh e a mhàthair
Air bonn-a-sè gu toileach dhuibh.
Hugorinn, &c.

Ma 's fìor mo sgeul, tha dearbh air
Gu 'n d' fhuair iad e, 'nuair dh' fhalbh i,
Ri lighich 'deanadh bargain—
" Aon mharga 's bheir mi cailleach dhuit."
Hugorinn, &c.

An cual' sibh, cheann gu 'n d' fheum e
Sè-sgillin chosd air féil uair,
Mar fhuair iad e, 's an reusar
Gu 'amhaich féin a ghearradh aig'?
Hugorinn, &c.

Cha 'n iongantach an t-shròn sin
Bhi car air dreach poll-mòine,
'S na tha, bho mhoch gu glòmuin,
De shnaoisein chàich 'ga sparradh innt'.
Hugorinn, &c.

Bu mhath an duine Iùdas
Air trusadh 's gleidheadh cùine,
Thug Annanias ùidh dha,
Ach bheireadh Clùdan 'anam air!
Hugorinn, &c.

## *MALI* BHÒIDHEACH, MHÌOG-SHUILEACH.

AIR FONN,—" *The Lea Rigs;*" no, " *Nighean donn na h-àiridh,*"

Mo rùn air *Mali* bhòidheach,
'S i *Mali* bhòidheach mhìog-shuileach—
Mo rùn air *Mali* bhòidheach,
Cha ghabhainn òr nan Innsean oirr';—
Cha ghabhainn òr, cha ghabhainn spréidh,
Cha ghabhainn ceud crùn rìoghail oirr',
'S cha dealaich mi ri m' bheò rith'—
Mo *Mhali* bhòidheach, mhìog-shuileach,

O 's tric le *Mali* àluinn,
Gun fhios do chàch, 'nam shìneadh mi
'An lagan gorm nam blàth tiugh,
A' faighinn sgeòil na rìbhinne;
Mo bheul r'a beul—aon làmh fo 'ceann,
Làmh eile teann 'ga crìodachadh,
'S mo chridhe 'snàmh 'an sòlas
Le *Mali* bhòidheach, mhìog-shuileach.

O! 's òg a thug mi gaol dh'i,
'S thug ise glé luath dìoladh dhomh ;
Ma bhios mi fada slàn deth,
Mo làmh nach bi sud dìomhain dh'i;
Ged gheibhinn gun bhi as a fianais
Mile bliadhn', cha sgìth'chinn dh'i,—
'S ann bhiodh i 'm shealladh 'n còmhnaigh
'Na *Mali* bhòidheach, mhìog-shuileach.

## DUANAG.

Air Fonn,—"*A ho ro, mo rùn an cailin,*" *&c.*

Se'isd.

A ho ì, gu cinnteach 's toigh leam,
A ho ì, gu cinnteach 's toigh leam,
'S toigh leam Anna nan ciabh òr-bhuidh,
'S bheirinn d'i mo phòg ge b' oil leibh.

Anna bheag, ge h-athach, òg i,
'S teth a cridhe 's blasd' a còmhradh;
Aingeal ann an cruitheachd òigh' i,—
Chuir a bòi'chead m' fhuil air ghoile.
A ho ì, &c.

Chuir a bòi'chead mi fo bhuaireas—
Fiabhrus as nach faigh mi fuasgladh
Mar an laidh an cailin suairce
Air aon chluasaig leam gun mhoille.
A ho ì, &c.

Mallachd air na bhios a' pòsadh
Aighean ann an àite òighean,—
B' fheàrr leam Anna as a còta
  Na cnoc òir le dud neo-sgoinneil.
      A ho ì, &c.

'S e mo stòras-sa té àluinn,
M' fhearann bòidheach a gruaidh nàrach,
M' uile shòlas a deagh nàdur—
  'S tha sud aig mo ghràdh gun ghainne.
      A ho ì, &c.

'S fada, 's fada 'nochd o m' rùn mi,
Ach mu 'n caidil bi'dh mi dlùth dh'i;
Anna, 'ghaoil, air son do shùgraidh
  Rachainn ùr tre thuil 'us theine.
      A ho ì, &c.

Ged ro' 'n saogh'l a' sealltuinn duaichnidh,
Ged ro' 'chléir car beag 'an gruaim ruinn,
Seadh, ged shracadh Eud 'us Tuaileas
  Cha bhi m' fhuath air bean do shloinneadh.
      A ho ì, &c.

## CRÒNAN NA MNA-DÌOLAIN,

AIR FONN,—" *Thug mi gaol do 'n fhear bhàn,*" *&c.*

SE'ISD.

Dean babà dean babà
Dean babà, nis, ochòin!
Dean babà, 'leinibh, dean—
'S leòir do mhà'ir bhi ri bròn.

Caidil, 'uain! O dean tàmh—
Tha do mhàthair 'gad chòir,
'S i mar eala nan cuan
'Cur r'a duan 's i trom leòint'!
Dean babà &c.

'Fhir tha 'n tràsa fad' as,
Nam bu deoch dhuit mo dheòir',
'N saoil nach maoth'cheadh do chrì?
'N saoil an tréigeadh tu Mòr?
Dean babà, &c.

Och mo thruaigh té 'bheir géill
  Chaoidh do sgeul nam fear òg!
Geallas mil dh'i gu h-ùr,
  'S gheibh i 'm puinsean r'a òl.
          Dean babà, &c.

Ach a ghruagaichean grinn,
  Fanaibh thall mar is còir;
'S cumhann tearnadh an uain
  A gheibh *Ruairidh* 'na spòig.
          Dean babà, &c.

An té 'dh'ìnnseas a gaol
  Do 'n fhear 'shaoil i 'bhi breòit'—
'N uair a thionnd'as e 'chùl,
  "Bha mi 'sùgradh ri gleòisg!"
          Dean babà, &c.

## SLIOCHD NAM BEANNTA

AIR FONN,—"*Royal Charlie.*"

SE'ISD.

O c' àit' 'eil air an talamh,
O c' àit 'eil air an talamh,
C ' à' 'eil, c' àit' 'eil air an talamh
Coimeas Sliochd nam Beannta?

Sliochd mo ghaoil an sliochd 'dh' fhàs smiorail,
Foinnidh, dàna, làidir, fearail;
'S mairg nàmh a théid 'an carabh
Gàidheil gheala, 's greann orra.
O c' àit' 'eil, &c.

'N uair théid clann nam beann 'n an éideadh,
Féileadh-beag air leas gach treun-fhear.
Miann nan gruagach, fuath luchd-eucoir
Sìol na Féinn' 's gach aon àit'.
O c' ait' 'eil, &c.

Sibhs' a ghineadh bho na h àrmuinn
'Sheas gu duineil mar ri Teàrlach,
Nochdaibh nis do dh-Uilleam àdhmhor'
Gu 'm bheil Gà'eil 'san t-seann dòigh.
O c' àit' 'eil, &c.

Ciod e 'n Gàidheal ri h-uchd 'streupaid?
Ciod ach leòmhan measg nan caorach!
Fuil 'us àr 'us bàs gach taobh dheth;—
'S mairg nach géill 'an am dha.
O c' àit' 'eil, &c.

Co iad curraidhnean gach cruadail?
Co iad beathraichean gach tuasaid?
Co 's a h-uile blàr bhios buadhach?
Sliochd nan stuadh gun aon ag.
O c' àit' 'eil, &c.

Co fhuair onoir *Fontenoi*,
*Waterloo*, 's *Corunna* glòirmhor?
Co ach iadsan nach teich òirleach
Ged robh còig ri aon fhear!
O c' àit' 'eil, &c.

Eiribh! éiribh mar a' Chuairt-ghaodh,
'S bi'dh ur nàmh, mar dhuilleach uaine,
Crionachadh mu 'n gann a ghluaiseas
Laochraidh chruaidh nam Beannta.
O c' àit' 'eil, &c.

## NA DEIREASAICH.

Mo thruaighe, mo thruaighe, mo thruaighe mar thà!
A shaoghail, chaidh thu tu'al, buileach tu'al oirnn an tràs';
Chaill Nàdur a tuaiream, ge cruaidh e ri 'ràdh ;
Och! 's dona mar fhuaras i 'n uaigneas ri pàirt.

'S ann ort thain', a Ghàeldachd, an caochladh ro mhòr,
Tha *Laoich-taobh-na-grìosaich* 'fàs lìonmhor na 's leòir;
Aig an teine, ma 's fìor, tha gach aon fhear 'na leòmh'n,
Ach maoidh 'thoirt o'n luath 's cha n-'eil gruaimean "air dòigh."

'S i so bliadhna nam bachdach 's fearr astar na càch,
'S i so bliadhna nan stachdach 'bheir feairt air na 's àill ;

'S iomadh liùgair le gunna 'tha gramail le spàin,
'S ged robh móran gun sealladh, co 'm fear tha gun
bheul?

Nam b' ann mu 'n mhéis-chabhruich, co thionnd'adh
a chùl?
Bhiodh a bhlàth ann an tìm bhig nach tionnd'adh a
h-aon;
'S bhiodh Frangaich aig *Dòmh'l dubh* 'g an ròsdadh,
gun dùil,
Nan deanadh a' bhòilich 'na h-aonar a' chùis.

A ghruagaichean, caoinibh; 's mór aobhar 'ur bròin,
'S gun fhleasgach 'san dù'ich a bheir sùil oirbh nì's
mò ;—
Tha galairean nuadh, 's iad glé thruaillidh, mo
dhòigh,
Air faotainn làimh-'n-uachdar air fuath's dhiubh
mu 'n t—n.

'An àite nan treun 'rachadh 'n teugmhail le fonn,
Tha 'm mulcach, an crùbach, an giùmach, an cam ;
Ar leam gu 'm b'e 'n eucoir am màrsadh do 'n
Fhraing
'S fear no dhà 'cur an céill 'bhi mar tha gun an
ceann!

A dhaoine gun nàire! ciod e their mi ribh ?
An abair mi Gà'eil ribh 's nach Gà'eil idir sibh ?
B' e samhlachadh 'n fhleòdair ri stàilinn an nì,
'S b' fheàrr h-aon diubh 's an àr-fhaich na réiseamaid dibhs'.

Ach sibhs' 'tha dhe 'n fhìon-fhuil a's prìseil' na 'n t-òr,
'Fhìor ghineil na Féinne! na géillibh 's sibh beò;—
'S fearr gràinean de 'n t-sìol na de 'n mholl làn na cròig',
'S ma théid sinn thar chuan, bheir sinn buaidh mar bu nòs.

O thigibh bho 'r sléiteibh le spéid nan eas borb—
Mar dhealan nan speur 'n uair tha sìantan 'am feirg;
'S ged dh' éireadh an saogh'l oirnn gu léir anns an strì,
Ri "guaillibh a chéile" co dh' fhaodas ar claoidh?

Bi'dh buaidh mar a b' àbhaist 's gach blàr air ar taobh,—
'S air pilleadh dhuinn sàbhailt gu àrd-thir an fhraoich,
Gur leòir leinn mar phàidheadh fiamh-ghàire nan òigh,
'S cha n-fhàg sinn a' Ghàeldachd no iadsan ri 'r beò.

## DUANAG.

Air Fonn,—" *Pòg an nochd agus pòg an raoir,*" *&c.*

Luinneag.

Mo rùn air a' chaileig a's meallaiche sùil,
Mo rùn air a' chaileig a's camagaich' cùl,—
A' chaileag, a' chaileag bha 'n raoir air mo ghlùn!
'Se sealladh de dh-Annaidh a thogadh mo shunnd.

Ged tha mi gun chaora, gun ghobhar, gun bhò,
Gun searrach, gun ghearran, gun fhearann, gun òr,
Gun aon nì air thalamh ach na th' air mo dhruim,
A dh' aindeoin sud uile tha Anna rium grinn.
Mo rùn, &c.

Ged dh' amais mi dol do 'n tigh-leanna corr uair,
Ged thraoigheam an copan le gillean glan, suairc,
Ged robh mi 's gach ionad 's an cluinnear an ceòl,
Na dheaghaidh sud uile, bheir Anna dhomh 'pòg.
Mo rùn, &c.

Ged tha e air aithris gu bheil mi gun stéidh,
'S gu 'n téid mi 'an aithghearr air chaothach gu léir
A' mealladh nan cruinneag 's a' deanadh nan dàn,
A dh' aindeoin an cridhe tha Anna rium blàth.
Mo rùn, &c.

Ged fhaighinnsa cailin le buaile thiugh nì,
Cha tréiginn mo chaileag ged bhitheadh i 'n dìth;
'S ged thigeadh fear-fearuim a shireadh na h-òigh,
Bu diamhain dha, 's toil aig an fhilidh d'a pòig.
Mo rùn, &c.

N uair 's coma le sionnach an fhuil 'tha 's an uan,
'N uair sguireas an talamh so 'dh-iomain mu 'n cuairt,
'N uair stadas Loch-fìne a lìonadh 'sa thràgh'
'N sin sguiridh mi, 'Annaidh, a thabhairt duit gràidh.
Mo rùn, &c.

## DO LON-DUBH,

*Air dhomh a chluinntinn a' seinn anns a' choille 'gam chòir, 's mi coimhead uaigh ———ann an Cill-ma-lìt .*

A Loin-duibh, a Loin-duibh, O! gur beag tha thu 'm feum
Air teicheadh bhuam féin le do chèol;
Cha sealgair a th' annam, gun umhail 'na chré,
'S ann thainig mi mar riut a bhròn!

A Loin-duibh, a Loin-duibh, 's fada dh' imich bhuait sùrd—
Ciod e so 'chuir mulad 'nad dhàn?
Tha 'n Samhradh a' tighinn, tha 'choille 'fàs dùmh'il,
'S gach eun innt' le sunnd 'cur air fàilt.

A Loin-duibh, a Loin-duibh, 'n uair tha 'n uiseag 's an speur
'Cur gean air Rìgh aobhach an Lò,
'N uair tha 'n smeòrach 's á leannan 'comh-shodan ri d' thaobh
'M bi thusa 'n ad aonar fo leòn?

A Loin-duibh, tha do thuireadh a' lotadh mo chrì—
'S ioghnadh leam ciod a chràidh thu cho goirt ;
'N e nàmh 'an riochd caraid a ghoid bhuait do shìth?
'N e gu 'n d' mhealladh 'n ad dhòchas thu 'th' ort?

A Loin-duibh, a Loin-duibh, 'bheil do leànnan riut dùr ?
Cha n-urrainn do 'n chùis bhi gu bràth :
Co ise air thalamh 's an cuireadh tu ùidh
Nach mealladh 's nach maoth'cheadh do dhàn ?

A Loin-duibh, a Loin-duibh, dearc 'us suthag nam blàr
Bi'dh deas dhuit gun dàil air son béidh:
Tha 'n clamhan 'san t-seobhag fad', fada o làimh;
Nach sguir thu, ma tà, dhe do chaoidh ?

A Loin-duibh, a Loin-duibh, tha mi 'cuimhneach-adh nis !
Bha 'n t-eun'dair an rathad so 'n dé—
O an-iochd an trudair! do leannan thuit leis—
'Eòin ghrinn, 'se so 'ghuin thu—nach e ?

A Loin-duibh, a Loin-duibh, 's mór gu sprochd do cheann-fàth,
Gidheadh 's mise do bhràthair 'an truaigh' ;
Ged tha d' uchd-sa cho dubh a's tha m ' uchd-sa cho bàn,
'S e 'n t-aon aobhar a th' againn gu gruaim.

A Loin-duibh, a Loin-duibh, nach cuimhn' leatsa an té
'G an robh 'n sealladh 'bu chaoine, 's fiamh-ghàir'
Oirre chaoidh 'thogadh sodan air Dubhachas féin?
B' i mo rùn dìreach Aingeal a' Ghràidh!

A Loin-duibh, a Loin-duibh, mar dhriùchd maidne ri gréin,
Bho 'n talamh rinn m' eudail grad-thriall;—
Bha fadal air ainglibh g' a faighinn leo féin,
Ghoid, O, ghoid iad do Phàrras mo chiall!

A Loin-duibh, nis ma's faochadh do d' mhulad-sa ceòl,
Seinnidh mise 'n so còmhl' riut gun sgìos;
S ma chluinneas an uaighe aon fhuaim romh là 'bhràth,
'Se caoidhrean trom, cràì'teach mo chrì!

Cluinnidh m' eudail mo chaoidh 's an tigh ìosal, fhuar, chaol,
'S a' leth-dhùsgadh, gu 'n can i gu tlàth,—
"Mo leannan! mo leannan! do bheatha ri m' thaobh!"
Greas, a ghaoil, 'us dean maille rium tàmh!

## GLEANN-AORADH.

Air Fonn,—" *Mairi laghach,*" *&c.*

Se'isd.

A ho rò, tha 'n samhradh
Ann an Gleann nam Flùr!
Uthill ò, tha 'n samhradh
Ann an Gleann mo rùin!
Tiugainn, tiugainn, 'annsachd,
Leam do Ghleann nam Flùr;
Tiugainn do Ghleann-aoradh,
'S cha bhi 'n gaol air chùl.

'N uair tha 'n samhradh blàthmhor
'Fàilteachadh nam bruach,
'S eòin air feadh na h-òg-choill
'Seinn 'sa' deanadh chuach,
Oigridh shona 'mànran
Feadh nan àiridh shuas,
'Anna, cha b' e 'n sùgradh
'Bhi o dhù'ich nan stuadh.
A ho rò, &c.

'Ainnir na gruaidh nàraich,
'S òg a rib thu mì;
'N uair a bha mi 'm phàisde
Bu leat gràdh mo chrì;
Mar théid grian an àirdead
S ann a's blàith' na glinn,
'S mar tha m' aois-sa 'sìneadh
'S ann tha 'n gaol a' cinn.
A ho rò, &c.

Tha beul meala m' eudail
Binn mar cheud-dhàn cuaich,
Milis mar am fìon-dhearc,
Maoth-dhearg mar shuth bruaich';
O! b' e 'n f hochaid sìoda
'Chur m' a bràigh geal suas,
'S a cùl bàn-bhuidh féin air,
Mar ghath-gréin' air chuan.
A ho rò, &c.

Tha d' uchd mìn, fo 'n anart
Air nach ainneamh leug,
Mar a' ghrian leth-fhalaicht
Cùl neòil gheal a' Chéit;
Tha do mheall-shùil dheàrsach
Mar dhriùchd nèamh air feur
Anns a' mhaduinn ghrianaich—
'S daor a fiamh dhomh féin!
A ho rò, &c.

'S e Gleann-aoradh cheana
Gleann a's grinne 's tìr,
'S ma thig thus' ann, 'Anna,
Cha n-'eil tuille dhìth
Air gu bhi 'na Eden,
'S ormsa gu bhi 'm rìgh ;—
Thig, 's bi 'd iodhal-aoraidh
Rè ar sao'il do m' chrì !
A ho rò, &c.

Anns a' mhadainn bhraonaich,
Leis an spréidh 'sa' ghleann,
Bheir sinn greis air sùgradh,
Greis air deanadh rann ;
Greis ag éisdeachd bàrdachd
Mhilis àl nan crann ;
'S cha lugh' idir sòlas
Dhuinn 'sa' ghlòmuin ann.
A ho rò, &c.

'S e sud Gleann nan dearca—
Gleann gach meas thug buaidh ;
Gleann nan subhag bhlasda,
'S iad air snas, do ghruaidh ;
Toradh na cir-mheala
'S leat 'an sud gun luach,
'S gheibh sinn air son fìona
Bainne blàth nan cuach !
A ho rò, &c.

## OIGHRIG 'OG.

AIR FONN,—" *Blythe, blythe, and merry was she,*" *&c.*

SE'ISD.

'Oighrig òg an òr-fhuilt chlannaich,
'Oighrig bhanail, 's tu mo ghaol ;
'Ainnir ùr a's ciùine sealladh,
Bha mi maille riut an raoir.

Bha mi maille riut 'am bhruadair,—
Shaoil mi, 'luaidh, thu 'bhi ri m' thaobh;
Dhuisg an sòlas tuille 's luath mi,
'S b' fhada bhuam thu 'n sin, a ghaoil!
'Oighrig òg, &c.

'Ainnir òg nam pòga meala,
'S truagh nach faighinn thu gu léir;
B' fhearr leam thu gun nì air thalamh
Na té eile 's fearann saor.
'Oighrig òg, &c.

Geda gheibhinn òr nan Innsean,
  Nighean rìgh, a's crùn 'na déigh,
'S mór a b' annsa leam, gun sìon leath',
  Còir air rìbhinn a' chùil réidh.
            'Oighrig òg, &c.

Tha i modhail, teisteil, càirdeil,
  Gu neo-stràiceil aisde féin ;
'S tuigseach, aobhach, beusach, nàrach
  'Oighrig mhàlda nan gruaidh caoin.
            'Oighrig òg, &c,

Tha 'n t-sàil-chuach gle ghrinn 'san earrach,
  Tha 'n ròs barraichte 'sa' Chéit,—
'S guirme na e *sud* do mheall-shùil,
  'S deirge na e *so* do bheul.
            'Oighrig òg, &c.

Ged tha mi gun òr gun fhearann,
  Gun thiugh-spréidh air srath na raon,
Ma ni gràdh gu bràth do tharruing,
  Cha n-fhaigh gin thu ach mi-féin.
            'Oighrig òg, &c.

Mar 's bòidhche 'sann a's caraich' iad,
  Tha 'n aigne mar a' ghaoth ;
Bu daor a fhuair mi aithn' air sud
  Bho ainnir an fhuilt réidh.

Bu daor, bu daor a cheannaich mi
  An sonas nach robh buan ;
'N uair shaoil mi 'bhi aig cala
  Chaidh mo philleadh thun a' chuain ;—
Mo thruaigh mi! ciod so dh'fhairich mi
  Nach d' aithnich thu na 's luaith'?
'Sann 'nuair rinn càch do spùinneadh bhuam
  A dhùisg mi as mo shuain.

O c' uime, 'ghaoil, a dh' fhàg thu mi?
  Bha là 's bu leam do phòg,—
Bu leam do bhrìodal mànranach,
  'Bha aon uair blàth gu leòir ;
Bu leam bhi 'd chneas—'s b' e 'm Pàrras e!
  'N uair bhitheadh càch 'nan clò ;—
Bha uair 's bu leam, mar meallta mi,
  Do chridhe fallsa fòs.

'Se thu 'bhi 'n cneas an aineolaich
  A nis a' gabhail suain
A rinn mo chàileachd fhannachadh,
  'S a thanaich clis mo gruaidh ;
An saogh'l cha n-fhada mheallas mi,
  O! 's falamh è 's tu bhuam—

## ÒRAN.

Air Fonn,—" *Caledonia*," air-neo,
" *Màiri Dhail-an-eas.*"

Se'isd.

Am bruadar so? am faoin-sgeul e?
  No 'm faod e a bhi fìor
Do gheallaidhnean gu 'n dì-ch'nicheadh
  Tu air son òir no nì?
Cha tig, cha tig ath-sgeul domh air—
  Nan tigeadh b' éibhneach mì;
Ach o'n chaidh 'n t-snaim do-sgaoileadh ort,
  Dhe 'n t-saogh'l so tha mi sgìth.

O 's mairg 'ni earbs' á boirionnach!
  Gur h-ainneamh gheibhear té
'Bhios dìreach anns an leannanachd
  No leanailteach 'sa' ghaol;

A ghaoil, bi aoibhinn, toilichte
Théid mi gu h-ealamh 'n uaigh!

'N uair chuireas iad fo thalamh mi
'S a chinneas tharam feur,
An tig—an tig thu 'ghal air m' uaigh?
No 'n sil thu aona dheur?
Cha sil! cha sil! cha teann thu ris—
B' e 'n t-iongantas an té
A rinn mo bheatha ghiorrachadh
'Bhi duilich as mo dhéidh.

A fhleasgaich òig, bi furachail—
Aon earail gabh uam féin,
Na taobh ri té 'bhios eireachdail
Mar aithne dhuit a beus;
Ged gheibh thu 'n coslas aingil i,
Ma 's caileag i gun stéidh,
Gu 'n dean i 'n tùs dhìot amadan,
A's aithreachan 'na dhéigh.

## RANNAN.

C' uime bhiodh oirnn mulad,
  Duilichinn no cràdh
Air son ni th' air thalamh?
  Faileasan gun stàth!

Chunnaic mi 'm fear modhail,
  'S b' aithreach leis gu 'n robh—
Chunnaic mi 'm fear falamh,
  'S thuirt e " Gabh 'nuair gheibh."

Cuireamaid ri h-aighear—
  'H-uile fear 'sa làmh
Air a' chaileig laghaich
  'S motha bheir dha gràdh.

Ciod a th' ann am fleasgach ?
  Fàsan an t-sìl mhaith—
Ploc 'an coill nan gallan—
  Seillean gun an gath !

Thugaibh dhòmhsa cailin,
  Banalas 'na cainnt,
Bàighealachd 'na meall-shuil,
  'S a cruth geal, gun mheang.

'N uair bhios mise corrach
  Fanadh i 'na tosd,
'S ged théid ise 'm mearachd
  Cha bhi mise crosd'.

Toilichte le beagan,
  'S coma leinn cuid chàich:
Fear gun phlang 'na sheotal
  'S e 'ni 'n cadal tlàth.

## TUIREADH NA CAILIN.

AIR FONN,—"*Bruthaichean Ghlinne-braon.*"

SE'ISD.

Och mar thà mi gun thù leam!
'N tig an là sin 'bheir m' 'Uistean,
Far am b' òg sinn, gle chùirteil,
Aig Aoradh lùbach nan craobh?

'S i so 'n nollaig a leòn mi,—
Gach té eile, gu spòrsail,
Mar r'ä leannan, 's rùn Seònaid,
(Fàth mo bhròin,) 'an tìr chéin!
Och, mar thà mi, &c.

'Fhir bu dùmhala calpa,
'N uair a shiùbhladh tu 'gharbhlach
Cha bu shùgradh do 'n earbaig,
'S bhiodh fuil dhearg air na féidh.
Och, mar thà mi, &c.

Deagh làmh 'chumail na stiùir' thu
Ged ro' 'mhuir na h-aon smùid dhearg;
S 'nuair bhiodh càch le croinn rùisgte
B' e sud sùgradh mo ghaoil.
Och, mar thà mi, &c.

'N uair a sheinneadh tu 'n t-òran
'Measg nan caileagan òga,
Bhiodh mo chridhe 'gad phògadh,
'S, nam bìodh dòigh air—mo bheul.
Och, mar thà mi, &c.

'N uair a thig am mìos Màigh oirnn,
Co an sin ni dhomh 'm blàth-fhleasg?
Co ni m' fhàidhrein a phàidheadh—
No chuireas fàilt orm, air féill?
Och, mar thà mi, &c.

Co ni dhomh an crùn luachrach?
Co ni 'n caorann a bhuain domh?
Co bheir a bhreacan mu 'n cuairt orm,
'Tigh'n o bhuaile 'chruidh-laoigh?
Och, mar thà mi, &c.

## FREAGARADH

DO "THUIREADH NA CAILINE."

Aig taobh Aoradh na gànraich
Dh' fhàg mi 'n éiteag a's bàine;
Rìbhinn ùr na gruaidh nàraich,
B' fheàrr bhi 'n tràs' leath' nan saogh'l.

SE'ISD.

Och, ged tha mi bho m' rùn geal,
B'e mo roghainn 'bhi dlùth dh'i
Far am b' òg sinn, glé chùirteil,
Aig Aoradh lùbach nan craobh.

'S tric an tràsa le m' uan mi,
'S tric—ach O! 's ann am bruadair—
Far am b' òg bha mi 'n uaigneas
Dh'i a's uaipe 'toirt gaoil.
Och, ged, &c.

Far an ciataich' na h-òighean,
Far an grian doibh mo Sheònaid;

Far nach iarrainn de bheò-shlàint
  Ach 'bhi 'pògadh a béil!
            Och, ged, &c.

'S e 'bhi, 'ghaoil, riut a' sùgradh
'Dheanadh m' éibhneas a chrùnadh
Ged robh 'n saogh'l so le 'chùram
  'Dol 'na smùid les a' ghaoith.
            Och, ged, &c.

Mar tha chombaist 'an còmhnaigh
'Sireadh dh' ionnsuidh n' Tuath reòta
'S ann tha m' inntinn-s' air Seònaid,
  Rionnag bhòidheach mo ghaoil.
            Och, ged, &c.

'S geda shnàmhas mi cuaintean,
'N uair thig Samhradh mu' n cuairt oirnn
Cha 'n fhaod idir mo ghruagach
  Bhi teachd o 'n buaile leath' féin.
            Och, ged, &c.

## DUANAG.

AIR FONN,—" *Tha buaidh air an Uisge-bheatha,*" *&c.*

SE'ISD.

A rùin ghil, nam bithinn leat,
Bu shunndach mo chridhe 'n diugh;
B'e 'n sòlas do-bhruidhinn 'bhi
  Le Sìne bhuidhe daonnan.

Ged 's ann 'san Eilein Bhòdach 'chinn
An lilidh 'rinn mo leònadh-sa,
'S ann shaoileadh tu le 'bòi'chead
  Gur h-ann chinn i chòir nan speura!
        A rùin ghil, &c.

Cha n-e thu bhi 'shìol Duibhne 'rinn
Le m' chridhe, 'luaidh, co phrìseil thu,
Ach thu bhi modhail, fìor-narach,
  Blàth, inntinneach, deadh-bheusach.
        A rùin ghil, &c.

Mar chaineal fàile d' analach,
Do mhuinneal mar an canach mìn;
Tha Cupid féin 'am falach ann
  Ad bhroilleach corrach, caoin-gheal.
          A rùin ghil, &c.

Do shùil air dhath nan àirneagan—
Do chùl mar òr ri deàrsadh grinn—
Do bheul mar ròs beag làn de mhil,
  Rinn uile, 'ghràidh, mo léireadh.
          A rùin ghil, &c.

An ceudamh cuid dhe d' cheanaltas
A chur 'an céill cha n-aithne dhomh;—
'S tu gaol gach aon a chunnaic thu
  'S tu, 'chiall, an dara Bhénus.
          A rùin ghil, &c.

Tha thu gu léir co fhurailteach,
Co ghaolach, cheutach, fhuranach,
'S gu 'm bheil mi-féin a' h-uile là
  'Dol tuille 's tuille 'n déigh ort.
          A rùin ghil, &c.

## ÒRAN.

Air Fonn,—" *A Mhàiri bhàn gur banail thu,*" &c.

O Iseabal! o 'n chunnaic mi
  Nad leanadh beag an tòs thu,
Bu smaointean domh, 'n uair chinneadh tu,
  Gu 'm b' ainneamh bean do neòil-sa,—
Gu 'n goidinn mar ròs gàraidh thu
  'An toiseach d' àille 's d' òige;
Nis, ma 's fear eile 'bhuaineas tu,
  'S i 'n uaigh mo leaba-phòsaidh.

Ach ged tha 'n uaigh ro ghoireasach
  Thoirt fois do 'n chridhe bhrùite,
Cha cheilinn ort, a leannain, e
  Nach b' fheàrr bhi 'd bhroilleach rùin féin;
'S ged thigeadh 'm Bàs le 'shaighead chruaidh
  'Thoirt oidheirp air mo chiùrradh,
Cha b' eagal leam 'sa' Phàrras ud
  Nach faodainn 'chur g' a dhùlan.

A Nàduir, thug thu 'n car asainn—
'N uair rinn thu Peigi bhàn duinn
'S ann shaoil gach aon nach tigeadh té
Cho iomlan tuill' á' d' làmhan ;—
O! shaoil sinn sud 'n ar n-aineolas
Air cailin a chuil àrbhuidh:
Ach faodaidh *rionnag* bhi gle bhriagh
Nach faicear 's *grian* a' deàrsadh.

'S e ghrian, 's e ghrian 'an gilead i;
'Se 'n eal' air uchd a' chuain i;
'S e 'n uiseag ann am binnead i;
Glan-chuspair ioma duan i ;—
'S i 'h-uile nì a's grinne riamh
'Rinn filidh sheinn no smuainteach';
Ach ciod am math 'n sud dhòmhsa ?
'S ann tha bòidhchead 'cladhach m' uaighe !

A ghaoil ! a ghaoil ! mar faigh mi
Luath no mall do chala d' fhàbhair
C' air son nach robh thu 'd phiuthair dhomh ?
Gun fharmad chithinn càch leat ;—
C' air son nach d' thainig doille orm
Mu 'n d' fhuair mi 'n sealladh 'chràidh mi ?
C' air son a chunna 'n saogh'l so mi,
A ghaoil ! mar 'eil thu 'n dàn domh ?

An deaghaidh blàth's thig fionnarachd,
  Thig tràghadh 'n deaghaidh lìonaidh,
Ach ormsa, 'dheòin no dh' aindeoin domh,
  Tha 'n gaol 'na eallaich shìorruidh.
Fàilt' air an uaigh mar fhaigh mi thu !
  A luaidh, cha n-fhada bhìos mi
'An so, mar uiseag chianalach
  A' seinn do *ghrian* nach cluinn i.

## 'SE 'N LEÒN AN GAOL.

AIR FONN.—"*A chailin duinn a' chuailein réidh,*" *&c.*

Hil ù, hil ò, 'se 'n leòn an gaol,
Hil ù, hil ò, 'se 'n leòn an gaol,
Hil ù, hil ò, 'se 'n leòn an gaol,
Mo chùlaobh féin gu buileach ris.

'Se 'n gaol a dh' fhàg gun chàil, gun chlì,
Gun fhala-ghà, gun slàinte mì;
Gun rath, gun stàth, gun nàir', gun nì—
Ach feuch an strìochd mi tuille dha!
Hil ù, &c.

Ciod e dh-fhàg milis leam an t-òl?
Ciod e dh-fhàg toigheach mi air ceòl?
An t-aon ni 'dh' fhalmhaich tric mo phòc'—
'Se gaol nan òigh 'rinn uile sud.
Hil ù, &c.

Ciod e ghleidh minic mi bho m' shuain—
Ciod e dh' fhàg tana, glas mo ghruaidh—
Ciod e theab m' fhalachadh 'san uaigh
Ach buaireadair na dunach so !
Hil ù, &c.

A fhleasgaich òig, ma tha thu saor,
Fan, fan mar sin,—mar 'eil thu 'n déidh
Air cridhe trom, air cadal faoin,
'S do leabaidh 'bhi mar chuileann duit.
Hil ù, &c.

An tè 'bhios bòidheach fad' thar càch
Cha n-fhaigh thu còir oirre le stràic;
Na taobh ri òinnseich—cha n-i 's feàrr—
Bi'dh 'fàbhair-s' aig a' h-uile fear.
Hil ù, &c.

Nam bithinn 'tòiseachadh as ùr,
An òg-bhean anns an cuirinn ùidh;
Tu 'n tugainn pòg dh'i anns gach cùil
B' e 'rùn sud ged robh tuille ann.
Hil ù, &c.

An leannan ràpach bi'dh 'san fhéigh,
An leannan nàrach cha dean feum,
An leannan dàn gheibh 'ghnàth 'chuid féin,
S còrr uair cuid chàich a thuill' air sud.
Hil ù, &c.

## AN TÉ NACH ÒLADH *TÌ.*

Mar gu 'm b' ann air a dheanadh
le fear d' a mhnaoi féin.

FONN,—"*The Laird o' Cockpen.*"

---

"A Bharda, ma 's *fior* aingealan
Na mnathan so mu 'm pos iad,
C' air son a tha na h-uibhir dhiu
'Nan deamhain 'san staid chomhlaich ?"

SEANN ORAN.

---

'Illean, nach mise 'bha 'm bhurraidh bochd, truagh ?
'N uair bha mi gun phòsadh chreid mi na chual'
'Us thuirt mi, Le Màiri 's math dheth bhios mì,
Oir fanaidh mo Mhàiri buileach o 'n *tì.*

Fanaidh mo Mhàiri buileach o'n òl,—
A'n àite a béil théid an gloine r'a sròin;
Cha n-ionann 's na banagan shluigeas a trì —
'Us fanaidh mo Mhàiri buileach o 'n *tì.*

N

'S lurach mo Mhàiri 'bleodhann na spréidh!
Tha i gu cinnteach taghte air gréis;
'S eòlach, air cuibhioll i, clobhaidh i 'n lìon,
'Us fanaidh mo Mhàiri buileach o 'n *tì.*

Ach thachair am pòsadh, dh' ath'raich an duan—
Faic sinn nis còmhla 'm bothan na truaigh;
Thainig na pàisdean, Ochain, a rìgh!
'Us dh' amais mo Mhàiri dol air an *tì.*

'Us, geda tha 'n olainn gun ghainne mu 'n spàrr,
Seallaibh am burraidh 's na *ragan* m' a chlàr!
An gloin' air a bilibh gu 'n amais gun strì
'Us, Ochain, mo leòn! cha n-fhan i bho 'n *tì.*

'S ged tha i air dheireadh car beag air an fhu'al,
'S leath' 'n t-urram air *clobhadh,* 's tha 'bhlàth air mo chnuaic!
Le olcas a bleoghainn chaidh '*Chean-fhionn* 'an dìosg'
'S gu 'n cumadh i obair ri tobar le *tì.*

Mo thruaigh air fear falamh a gheibh té le stràic,
Mo thruaigh co 'sam bith e 'gheibh aon nigh'n a màth'r,
Mo thruaigh thar a h-uile nì fear mar tha mì
A thuiteas air banaig do 'n iodhal an *tì*!

## GEUG THAOBH LOCH-AICE.

AIR FONN,—"*Soraidh leis a mhaighdein a tha fo ghruaim,*" *&c.*

Guma slàn do 'n rìbhinn
Do 'n d' thug mi luadh—
Taobh Loch-Aice 'dh' fhàsas
Geug bhlàth nam buadh.
Guma slàn do 'n rìbhinn
Do 'n d' thug mi luadh.—

Guma slàn do 'n òigh ud—
'S math thuirt iad Nic-Ceòl rith',
Aobhar-*ciùil* gach òigeir
'Chuireas dòigh air duan.
Guma slàn, &c.

'S ann 'sa' chlachan dhùmhail
Ghabh mi beachd an tùs ort;
'S 'nuair bha càch ri ùrnuigh
Bha mo shùil-s' ort shuas.
Guma slàn, &c.

'N uair a sheinn an còmhlan
Cha robh m' inntinn còmhl' riuth';
'S geda labhradh Pòl ann,
Bhiodh Nic-Ceòl 'am smuain.
Guma slàn, &c.

Tha uchd àrd na finne
Mar shneachd ùr na beinne
Geal, ach blàth mar theine—
Còmhnaigh muillion buaidh.
Guma slàn, &c.

Tha 'dà shùil mar reultan
'Bhios ri oiche Céitein
'Coimhead á gorm-speuran
Orra féin 'sa' chuan.
Guma slàn, &c.

'Ainnir a' bheòil chùbhraidh,
'S fad' o'n tha mo rùn ort ;
Nis ma gheibh mi diùltadh
'S leannan ùr dhomh 'n uaigh.
Guma slàn, &c.

'S truagh nach robh mi, 'eudail
Mar riut ris an spréidh 'n sud;

Laidhinn air an fhraoch leat,
'S tu ri m' thaobh mar uan.
Guma slàn, &c.

Ann ad bhroilleach càirdeil
Sheallainn sìos air ban-righ,
'S chumadh fiamh do ghàire
Mi gu bràth o 'n uaigh!
Guma slàn, &c.

## CUMHA DHÒNUILL.

FONN,—"*Tha mise 'n so 'm laidhe,*" *&c.*

An dè 'n lagan na h-àiridh,
Ann an sgàth nan geug uaine,
Chualas tuireadh aig ògan,
'S mar so thòisich a dhuanag:—
Ma 's fear eile 'gheibh Màiri
'N déigh gach àth-ghealladh 'fhuair mi,
Cia mar bhitheas mi slàn dheth?
B' fheàrr, O! b' fheàrr anns an uaigh mi.

Cia mar bhitheas mi slàn dheth
'S tu cho tràth air mo leònadh
Le d' chùl leadanach, àrbhuidh—
Le d' shùil bhlàth, mheallach, mhòdhar—
Leis gach mireadh a's mànran
'Rinn mi phàirteachadh còmhl' riut
Tric mu bhuaile 'chruidh-bhainne,
Far nach b' annas dhomh pòg uait!

Far nach b' annas dhomh pòg uait—
  Sìnnte sèamh air an fhraoch leat,
Mi ri 'm chridhe 'gad fhasgadh,
  'S do ghruaidh nàrach 'toirt sgéil dhomh
Gu'n robh 'lasadh 'nad bhroilleach
  A cheart teine 'bha 'm chré féin—
Broilleach geal nan cìoch àrda,
  'S clis a bhàsaich an gaol ann!

B' e sud broilleach na maise,
  Bhiodh an gruth làmh ris duaichnidh;
Fàth mo mhulaid, tha snas *air*
  Cian nas pailte na truas *ann!*
Amhuil sòbhrag an t-samhraidh
  'Cinn 'sa' gheamhradh air uairibh;
Amhuil fearann cruaidh, reòite,
  'S an sneachd bòidheach air 'uachdar!

Ciod, a ghaoil, rinn do mhealladh
  'N uair a ghabhadh tu seann duin',
Aois 'ga lùbadh gu talamh,
  A's e mar ris 'na bhantraich?
Ma tha cuid *aig'* tha clìth *uaith*;—
  'S ciod a dh' ìocas e 'm annsachd
Mar 'eil *gini* 'na sporan
  Gun m' a choinneamh snaim theann air?

'N uair tha bodaich an talaimh
  Togail orra le'n liath-chinn,
H-uile fear mar a's sine
  Thun na caileig a's briaighe—
'Fhir ud shuas anns a' ghealaich,
  Leat gu h-ealamh ri d' chlia'ich té ;—
'S iomad té le gruaidh ròsaich
  Tha 'n diugh aig pròimhidh 's neo-sgiamhaich'!

## ANNA AOBHACH.

Fonn,—"*Kelvin Grove.*"

Tiugainn aon uair eile 'n Dùn, 'Anna aobhach O,
Far am fan an eilid lùth'r, 'Anna aobhach O,
Far an cinn a' choille dlùth,
'S am bi 'chuthag ri *gu gùg*
Cian romh aon ait' eile 's dù'ich, 'Anna aobhach O.

Far am bheil na cluaintean gorm, 'Anna aobhach O,
'S na h-uillt chama 's binne toirm, 'Anna aobhach O;
Far am faicear cùirn nan laoch—
Far an guirme bhios am fraoch,
'S an tric 'dhearbh thu dhomh do ghaol, 'Anna aobhach O.

O! bu sona, sona sinn, 'Anna aobhach O,
Ciod a chuireadh oirnn 'san ám, 'Anna aobhach O?
Uair a' dearcadh air na neòil,
Uair mar uiseagan ri ceòl,
Uair a 'toirt 's a' faighinn phòg, 'Anna aobhach O.

'S feàrr gu mòr *aon* druid 'an sealbh, 'Anna
aobhach O,
Na *dà* smeórach an déidh falbh, 'Anna aobhach O,
Fhathast dhuinn, ma ta, do 'n Ghleann,—
'S mar bi sonas againn ann,
Na creid tuille fear nan rann, 'Anna aobhach O.

## SÌNE RÙNACH.

AIR FONN,—"*Mo ghile guanach,*" *&c.*

Hugorinn ù o na hi lin ù o
Air Sìne rùnach gu 'n togainn fonn;
Mi 'n so 'am aonar 's mi fad' o 'n rìbhinn,
Gur beag an t-ionadh ged robh e trom.

O Shìne bhòidheach nan gruaidhean ròsach,
Gu 'n d' thug thu leòn domh nach leighis léigh;—
Mo chridhe cràidhte—cha saighdean stàilinn
A ghòid a shlàinte ach saighdean gaoil.
Hugorinn ù o, &c.

A leannain aobhaich,—gun chrodh gun chaoraich
Gun òr gun daoine thu geda thà,
Nam faiceadh rìgh thu—le maise d' ìomhaigh,
Bu leat a rìgheachd, bu leat a làmh.
Hugorinn ù o, &c.

Tha meall-shùil m' eudail-s' air dath nan speura,
'S a ruisg mar neòil gheal 'ga falach orm;
'N àm sealltuinn suas oirr', cha tearc am smuaintibh
An sneachd a' cuairteachadh lochan gorm.
Hugorinn ù o, &c.

Tha sgiamh do-ìnnseadh 'nad ghruaidhean mìn-
dhearg,
Tha d' uchd fo 'n t-sìoda mar sňneachd fo 'n cheò,
'S do leadan teud-bhuidh mu d' chùl a' tearnadh
Mar bhogh' nan speur 'us an fhras 'ga chòir.
Hugorinn ù o, &c.

Tha d' anail chùbhraidh mar bholadh tùise,
No fàile 'n ùr-ròis fo dhealt a' Mhàigh ;
Tha lìdh do dheud ghrinn mar dheàrsadh gréine ;—
O! bu tu 'n *séraph* 'n àm togail dàin!

Ged their luchd-tuaileis nach leannan buan mi,
Na creid, a luaidh, O, na creid an sgeul ;—
Tha iuchair-tasgaidh mo chridh' 'ad làmhan
'S ma ni e d' fhàgail, do choire féin.
Hugorinn ù o, &c.

Do choire féin e mar bithinn réidh riut,
'S tu 'd iodhal-aoraidh cho mór do m' chrì—
Mu'n tig an uair ud 's an toir mi fuath dhuit
Bi'dh 'mhàthair suarach m' a leanabh-cìch.
Hugorinn ù o, &c.

## ORAN.

FONN,—" *Cuachag nan craobh.*"

A bhàrda nan tom! 'sheinneas co ghrinn,
  Sguiribh d' ur binn-òrain
Shubhach, 'us leam cuiribh ri fonn
  'Fhreagaireas conn leòinte:—
Nam bu leam féin comas na sgéith,
  Dh' fhanainn gu léir còmhl' ribh;
Gheibh sibh le chéil' sonas 'sa' ghaol,
  Nì 'tha 'na chlaoidh dhòmhsa!

'M fac' sibh an driùchd air an ròs ùr,
  Sud agaibh sùil m' uain-sa;
Mar 'ur ceòl féin maduinn na gréin',
  'S ionnan bho 'beul duanag;—
Leadan mar òr 'ruigheachd g' a bròig,
  'S rionnag measg slòigh 'ghruagach;
'B fheàrr 'bhi gu dùr 'cadal 'san ùir
  Na i bhi chaoidh fuar rium.

Fuar rium ged thà thusa 'n diugh, 'ghràidh,
  Chunnaic mi là 's b' éibhinn
Leat mi 'gad chòir 'tabhairt dhuit phòg
  'S 'faighinn fo sgàth gheugan
Aidmheil do ghràidh, gealladh do làimh
  'Thabhairt air bheul cléir dhomh:
Mairg air fear òg 'dh' earbas á òigh—
  'Se 'geallaidhnean ceò 'Chéitein!

Eiridh a' ghrian moch-thrath 'na briadh's,
  'S théid ceathach nan sliabh 'fhuadach;
'S ma thig fear-stòir 'shireadh na h-òigh,
  Cha leannan ni's mò 'm buachaill';—
C' àit' 'eil an té sin tha fo 'n ghréin
  Nach dean an t-òr buidhe bhuaireadh?
'N dearbh leannan-sìth, iodhal an crìdh'—
  Robair mo shìth, 's m' fhuadh-sa!

Chunnaic mi 'n dé calman gu faoin
  'Dùrdail r'a rùn spòrsail;
Thug e rith' cùl, lean i gu dlùth,
  Chinn i gu ciùin, còir ris;—
Rabhadh dhomh féin—stad ort, mo dheur,
  M' osnaich gu léir fòg'ream,—
'S co 's urradh ràdh nach toir an té bhàn
  Dhomh fathast ceann-fàth sòlais?

## OIGHRIG DHONN.

AIR FONN,—"*This is no my plaid*" *&c.*

'S toigh leam féin i, m' Oighrig dhonn,
Oighrig dhonn, bhuidhe-dhonn;
'S toigh leam féin i, m' Oighrig dhonn,
'Chionn gur toigh le m' annsachd mi.

Oighrig dhonn na malaidh caoil,
'S òg a bhuin d'i m' uile ghaol;
'S cha n-'eil neach air uchd an t-shao'il
Do 'n d' thug ise gaol ach mì.
'S toigh leam féin &c.

'N uair a chunnaic mi si 'n tùs,
Mheath mo chridhe, thuit mo dhùil;
Shaoil mi nach bu lugh' na diùchd
Dheanadh cùis le gràdh-mo-chrì.
'S toigh leam féin, &c.

Theich na smuaintean ud mar sgàil,—
Cha robh uaill innt' réir a h-àill';
Amhuil uan 'an cois a mhàth'r,
  Nì ach gràdh cha b' aithne dh'ì.
      'S toigh leam féin &c.

'S geal an lilidh bheag fo bhraon,
'S geal an canach air an raon,
'S ro gheal gathannan na gréin'—
  'S gile ceud uair m' Oighrig mhìn!
      'S toigh leam féin &c.

Cha n-e 'gruaidh a bhi cho dearg,
Ach a cridhe 'bhi gun cheilg,
'S a cliù uile 'bhi gun mheirg,
  'Chuir gu dearbh mi air a tì.
      'S toigh leam féin &c.

## RANNAN AIR FEAR A BHA COMHARRAICHTE AIR SON CEILGE.

'Shàtain, 's iomadh ainm a fhuair thu,—
  Nathair—Buaireadair—Mac-mallachd—
An Leòmh 'n-beuchdach,—'s cha tearc uair a
  Their an sluagh gun rath riut Donus—
An Droch-spiorad—'s móran eile
  'Dh-ainmibh onoireach, gun mheirge;
Ach, gun taing dhuit, cha tu tuille
  Athair urramach na Ceilge.

" Co e nis?" am bheil thu 'g ràdh rium?
  B' fhurasd' dhòmhsa sin duit ìnnseadh,
Ach tha eagal orm, 'nad àrdan,
  Gu'n toir thu do bhrà'ir 'na mhìribh:
Nam b' e aon ainm eile chaileadh
  Chreidinn ni bu luaith' gu 'm fuilgeadh
Tu sin gun tigh'n tur r'a anam,
  Athair *sionnachail* na Ceilge.

" Coma leatsa sin an tràsa;—
  Innis dhomh co e am fiùran,—

'S ann tha shannt orm, tha mi 'g ràdh riut,
Anns an dreuchd so 'fhaicinn crùinte;
Le cròic daimhe, brògaibh asail,
'S earball measain, 'se bhios dealbhach—
'S air clàr-'aghaidh sgrìobhte bithidh
"'S mise Tighearna na Ceilge."

Earball! adhaircean! air m' fhìrinn,
'Shàtain, tha sin glé mhath uait-sa—
Ach cha n-'eil aon neach a chì e
'Chreideas mar ata gur uan e;—
'S e 'bhi coltach ris an t-sionnach
Air am bheil—'s an robh—e 'sealg riamh;
'S coma leis a h-uile duine
Athair sliomaireach na Ceilge!

## DUANAG.

FONN,—"*Banarach dhonn a chruidh.*"

SE'ISD.

Guidheam slàinte do 'n ùr-mhnaoi,
Ainnir bhlàth nan sùl dù'-ghorm,
'G am bheil gruaidh air dath 'n ùr-ròis,
'S anail chùbhraidh mar 'fhàile.

Teichidh 'chaora bho h-uanan—
Cha bhi 'ceud-ghin ach suarach
An sealladh màth'r an là 'ghluaiseas
As mo smuain-sa 'n té bhàn-bhuidh'.
Guidheam slàinte &c.

" Coma leam!" arsa 'n éiteag,
'N uair a chuir mi 'an céill sud—
" Nam biodh fìrinn 'ad sgeula
'S fad' o'n rinn thu dhomh dàn beag.
Guidheam slàinte &c.

" Mhol thu Mair'rad," thuirt ì rium,
Fada, fada thar fìrinn";
" Ge do mholadh cha b' ioghnadh
'S fhurasd aon rionnag àireamh!
Guidheam slàinte &c.

"Ach *leth* maise mo Ròsain
'Chùr a' sìos ann an òran—
Bu mhath 'n obair sud dhòmhsa
Ged bu bheò gu là bhràth mi!"
Guidheam slàinte &c.

Faodaidh 'n sneachd cinn nas gile,
Faodaidh 'n druid cinn nas binne,
Ach cha n-urradh do 'n fhinn' ud
Cinn nas grinne na thà i.
Guidheam slàinte &c.

Sguiream, sguiream de m' ranntachd—
Cha n-fhear lapach 'an cainnt'reachd
Do 'n tig idir 'bhi cannt'reachd
Air grian an t-samhraidh a' deàrsadh!
Guidheam slàinte &c.

## DUANAG.

Fonn.—" *'Ille dhuinn, 's toigh leam thu,*" *&c.* air-neo, " *Mo nighean dubh 'dh' fhàs bòidheach, dubh,*" *&c.*

A nighean donn nam maladh crom,
A nighean donn nan caoin-shuil,
A nighean donn bho 'm binne fonn,
Gur mór mo gheall air d' fhaotuinn.

A nighean donn a's grinne cruth,
A's binne guth 's a's caoine,
Ge geal an cobhar air an t-sruth
'S ann bhiodh e dubh ri d' thaobh-sa.
A nighean &c.

Mo rùn a' chaileag luinneagach,
Deagh bhanarach na spréidhe,
'S nach géill 'an seòmar uinneagach
'Dh' aon chruinneig 'tha 'n Dun-éidin.
A nighean &c.

Co 'sheallas air na gruaidhean sin
  Gun luaidh a thoirt do m' eudail?
Co aon uair chunna 'mhìog-shuil sinn
  Gun lasadh crì nach tréig e?
          A nighean &c.

Té eil' air bhith, d' a sgiamhaichead,
  'Nad fhianuis-sa cha leur dhomh;
'S ann tha thu 'measg nan nianagan
  Ceart mar tha 'ghrian measg reultan.
          A nighean &c.

O 's truagh 'bhi 'n so air Galldachd
  'N uair tha 'n Samhradh 'us mo cheud rùn
A' strì co 's grinne dheàrsas
  Nis air àiridhean Ghlinn-créran!
          A nighean &c.

Cha tugainn air bhi 'm dhiùchd cead 'bhi
  Le m' rùn 'am bothan-gheuga,
'S cha ghabhainn coron òir air son
  Bhi 'n sud a' pògadh m' éiteig.
          A nighean &c.

A rùin, nam biodh tu deònach air,
  'S ar càirdean uile réidh ruinn,
Cha chuirinn tuille dàlach ann—
  Am màireach bu leam féin thu!
          A nighean &c.

## FLÙRAN EILEAN NAN TONN.

FONN,—" *Tha mi trom, duilich, trom, airtnealach, cianail,*" *&c.*

'S laghach leam, 's toigheach leam,
'S laghach leam Sìne;
'S laghach leam, 's toigheach leam,
Flùran Eilean nan tonn;
Nam biodh Sìne 'n diugh leam,
B' fhada thall mì-ghean.

Sìne chaoin nam bas geala
Nam biodh daonnan 'am shealladh,
Cha n-'eil rìgh air an talamh
Air nach seallainn le dìmeas.
'S laghach, &c.

Mar neòil-mhaidne a' chéitein
Tha gruaidh ruiteach na h-éiteig,
'S leadan-feasgair na gréine
Feumaidh géill thoirt d' a mìn-chul.
'S laghach, &c.

' 'Oigh a's banaile giùlan,
Bu leòir plath' dhiot air ùrlar
'Dh' fhàgail Bhan-tighearnan tùrsach,
'S a thoirt Dhiùchdan fo chìs duit.
'S laghach leam, &c.

'Fhir a mholas an fhaoileann,
Seall air muinneal mo ghaoil-sa;
'S a dà mheall-shuil—co shaoileadh
Gu 'm biodh reultan cho ìosal!
'S laghach leam, &c.

Do bheul binnealach, ròsach—
Nàile 's mise nach sòradh
Air son mionaid 'g a phògadh
A dhol ràidhe do 'n phrìosan.
'S laghach leam, &c.

Och mo chreach air an éiginn!
'S truagh an nochd 'bhi gun m' eudail;—
Nam biodh m' ulaidh ri m' thaobh ann,
Dheanainn Eden de *Ghreenland.*
'S laghach leam, &c.

Stadam! stadam! mo Ghràdh geal!
Sud i tighinn,—fiamh-ghàir oirr',—
Cuist, mo chridhe! cum d' àite—
Gheibh thu 'm bàs le toil-inntinn.
'S laghach leam, &c.

## GOID BHEAN NA BAINNSE. (6.)

FONN,—" *Blue bonnets over the border;" &c*, air-neo, " *Gillean an fhéilidh.*"

" So, so, 'illean! 'se 'bhanais e!
So, so, ithibh 'us òlaibh ;
So, so, bithibh gu sonasach,—
'S beag tha de ghainne air Baran na Sròine!"
Cuirm a bu buidealaich
B' ainneamh—ach b' fhadalach
Coslas na caileig bh' aig ceann a' bhùird shòghair.
Ciod a chuir mulad oirr'?
'S aithne do thuille 's domh—
'S fada tha 'luran 'o ainnir an òr-fhuilt.

" Greas! greas! a Dheòrs', thar na mullaichean,
Greas, coma leat boineid no brògan ;—
Greas! greas! ceathrar fhear ullamh leat—
Thug iad do leannan do Bhodach Ghlinn-crò 'n diugh."
O! 's siubhlach an iolair, tha
Ghaoth air bharr tuinne luath,
Tha, ach cha chumadh iad sealladh air Deòrsa ;

Faic mar an dealanach
Null thar a' bhealach e—
Eiridh an donus do Bhodach Ghlinn-crò 'nochd!

Cuist! cuist! cluinnibh a bhruidhinn ud—
"Mort! mort! mo bheatha—mo Mhòr uam!
"Mach, mach, mach air an uinneig leath!"
Theich an té bhuidhe le leannan a h-òige.
Mar bheacha 'n deigh 'm buaireadh,
Gach neach mar bu luaithe,
Thog ìosal a's uasal, a mach thun na tòrachd,
A sabhall a's seilleir
Le cabhaig a pheileir—
"O! dusan bò-bhainne 'dh-fhear 'bheireas air Deòrsa!"

"'S mall, 's mall, a bhodaich! a leanas tu—
Pill, pill, 's dean cailleach a phòsadh;"—
"'S tinn, 's tinn mo chridhe le toileachas—
Pòg mi,—cha bheir iad oirnn tuille, a Dheòrsa!
Bha 'Mhad'neag ag éiridh
'S iad 'ruigheachd Ghlinn-aoraidh;
Chaidh 'n òinseach a ghleusadh, chaidh 'chuideachd 'an òrdugh;
Rain' iad an crùisle—
Chaidh 'n sagart a dhùsgadh,
'S 'an cneas fir a b' fhiù leath' bha, 'n ùine bheag, Mòrag.

## ÒRAN.

FONN,—"*Bithidh fonn oirre daonnan,*" *&c.*

An diugh ged 's fada bhuam i,
'Am bruadair bha mi 'n raoir le
Bean mheachair a' chùil ruadh-bhuidh,'
'S nan gruaidh air dath a' chaorainn;—
B' e sud an coinneamh gràdhach!
Ach theich na sgàilean teagmhach,
'Us dh' fhàg iad mis' 'am aonar
Gu dubhach, brònach, deurach.

O 's mise tha gu cianail
Bho 'n rinn Catriana m' fhàgail;
Tha aon lá leam mar bhliadhna
A' fianuis bean nam blàth-shuil!
Mar naoidhein air a' ghlùn mi,
'N aon mhionaid caointeach, gàireach:
A Ghaoil, 's tu 'n galar neònach,
'Se 'n dòchas cuid a's feàrr dhiot!

'Se 'n dòchas cuid a's feàrr dhiot—
Mar bhàrc, air bheagan tuaiream,
Ri fearunn a' toirt cùlaobh,
'M faoin-dhùil ri fonn nach d' fhuaras,
Bho chala ciùin na Saorsa
Gu muir a' Ghaoil gu'n d' ghluais mi;
'S a nis ma gheibh mi tràighe
Och! 's ann a mhàin 'am bruadair.

Ma 's ann a mhàin 'am bruadair
A gheibh mi, 'luaidh, do bhrìodal,
C' air son a fhuair thu chaoin-shuil
Chuir breisleach gaoil air mìltean?
C' air son bha riamh do chòmhradh
Cho binn ri ceòl nan teud leam?
'S tu uile mar ròs gàraidh,
Fad', fad' thar càch 'an ceutachd!

O! 'se ro mheud do cheutachd,
'S luchd-spréidh 'bhi tiugh 'an tì ort
'Dh' fhàg dubhachas 'am ghruaidhean—
Tha oiche bhuan air m' inntinn;
Mo bheannachd leis gach sùgradh—
Gu'n teich mi 'Dhù'ich na Dì-chuimhn'!
Do 'n chridh' tha tur gun dòchas
'Se 'chur fo 'n fhòid bheir sìochaint!

## BEANNACHD AN EILTHIREICH O'IG LE A LEANNAN.

FONN,—"*Farewell to Fionary.*"

Ge dearg mo shùil cha n-ann chionn lochd,
'S cha n-e 'bhi 'fàgail tìr nan cnoc
A dhùisg an osnadh throm dhomh 'nochd
Ach Lilidh fhaicinn smalanach.

SE'ISD.

'Bhi 'toirt cùlaobh riut, a Ghaoil!
'Bhi 'toirt cùlaobh riut, a Ghaoil!
B' fhasa cùl thoirt ris an t-saogh'l
Na ri bean chaoin nam meall-shuilean!

'Ainnir òg an òr-fhuilt mhìn,
B' fheàrr bhi còmhl' riut na bhi 'm rìgh;
'N gaol a dh' fhàs 'n uair bha sinn crìon,
Mo làmh dhuit, chaoidh cha dealaich rium.
'Bhi toirt &c.

B' òg a chunnaic mi do sgèimh—
B' òg a ghabh thu 'm chridhe freumh—
B' òg is beag nach deachaidh nèamh
Le d' mhànran binn as m' aire tur.
'Bhi toirt &c.

Ged their càch, le goileam faoin,
Nach bi m' ùidh ort 'an tìr chéin,
Sguiridh teas a theachd o'n ghréin
Mu 'm brist mi féin mo ghealladh dhuit.
'Bhi toirt &c.

Beannachd leat—a's tog do chrì,—
Dachaidh deas dhuit 'nuair ni mì,
Tillidh mi le gaol gun dìth
Gu d' thoirt gu tìr nan cranna leam.
'Bhi toirt &c.

## ÒRAN.

FONN,—" *'Se dhùisg cho grad á' m' shuain mi,"* &c.

Aon fheasgar, ri taobh *Shìradh*,
  Ban-rìgh nan sruth tlàth,
'S mi 'dearcadh, ait, air ìomhaigh
  Nan craobh oirre 'snàmh,
Gu 'n cualas giullan òg
  'Seinn gu dòigheil aig làimh—
" Gun taing d' a tàir, gu h-ùir
  'Si mo rùn Eilidh bhàn!

'S mi 'n so mar eathar shuarach
  Ri cuairteig a' strì ;
Mar dean mo leannan fuasgladh,
  'S e 's dual dhomh dol sìos ;
Ach thog luchd eud à's tuaileis
  Rium cruaidh-reodh' 'na crì,
'S ged fhliuch an deur mo ghruaidh, nis
  Cha truagh leath' mo chaoidh.

Nam biodh mo chridhe, 'ghaolaich,
  Dhuit leughte g'a chùl,
Gu 'm faiceadh tu 'n sin fìrinn
  'Us gaol duit nach mùth ;
Gu 'm faiceadh tu, ged 's fuar thu,
  Nach suain dhomh gun thù,
'S a ghaoil nach fada 'm bàs uam
  Mar tàlaidh thu rium.

C' air son a thug mo rìbhinn
  D' a cìobair riamh gaol ?
C' air son mar aingeal dhàsan
  Bha h-àilleachd 's a neul ?
C' air son nach b' ann 'san uaigh dha
  Mu 'n d' fhuaras an sgeul
—Luchd-stòir bhi oirre 'n tì,
  'S i d' am brìodal 'toirt géill ?

Ach ciod a' bhuaidh tha 'n stòras ?
  Air mhòid 'us gu 'm bi
Aig fear a' chridhe chruaidh,
  Faodaidh m' uan-sa bhi 'n dìth ;
Nach b' annsa leat an t-òigfhear
  Nach leònadh do shìth
Le criombaireachd no cànran,
  'S a ghràdh'cheadh tu chaoidh ?

Air ràdh sud, chunnas òigh
  'Teachd bho 'n òg-choill aig làimh;
'S i Eilidh, Eilidh féin
  A bha 'g éisdeachd ri'dhàn !
Le gàirdeanan geal, sgaoilte,
  Grad dh'aom i 'na dhàil,
'S 'ga phògadh, thuirt i " M'eudail!
  An déigh so bi slàn!"

## SINE BHUIDH' MHEALL-SHUILEACH OG.

Fonn,—" *Tam Glen.*"

Tha 'n samhradh a' tighinn gu h-ealamh,
O 's milis a cheana na h-eòin;
Nis seinnidh mi òran do m' leannan—
Mo Shìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

Tha 'n t-sòbhrag, an neòinean, 's an lilidh
'Tiugh-chinn air gach tulach a's lòn,
'S iad a' strì, ach gu dìomhain, 'an gile
Ri Sìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

Tha 'cùl bàn mar chiabh àrbhuidh na gealaich
'N uair, gu nàrach, tha h-imeachd measg neòil;
Tha uchd mìn, corrach, caoin-gheal mar chanach,
Aig Sìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

Fhuair i fàile an ròis air son anail,
A dhath air son bilean nam pòg;
Tha guth blàth mar fhonn tlàth bho chlàr aingeil
Aig Sìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

Ged bhitheadh lionn-dubh air mo dhalladh,
  'S i 'ghrian ud 'ni sgarradh mar cheò,—
Oir dhomh féin, mar an Céitein do 'n talamh,
  Tha Sìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

Tha ìosal 'us uasal 'ga sireadh,
  Ach thug i a gealladh de dh-Eòbh'n,
'S b' fheàrr leath' 'm bàs fhulang tràth na mo charadh—
  Mo Shìne bhuidh', mheall-shuileach, òg.

## ÒRAN.

FONN,—" *Latha dhomh bhi 's taigh-òsda;" &c.* air-neo,
" *Lochaber no more.*"

Mile tubaist, do 'n Ghaol so!
'M bi e daonnan 'gam leòn'?
'M feum Eu-dòchas 'us Gràdh chaoidh
Làmh 'an làimh tigh'n air Eòbh'n ?
Ma 's e 'm fear a's moth' feudail
A chaoidh déigh nam ban òg,
'S beag mo chuidse de m' cheud ghràdh—
Tha luchd-spréidh air a tòir!

'Fhir nach d' fhairich an gaol riamh,
Seall air aodann mo luaidh—
Seall, 'us innis dhomh, 'n déidh sin,
'Bheil do shìth mar bu dual;
Ged nach aithne dh'i-féin e,
'S tric a reub i mo shuain-s',
S ged nach d' innis mi 'chàch e,
'S léir a bhlàth air mo ghruaidh.

Chuireadh muinneal mo leannain-s'
  Eud air eala nan tonn,
Gar an tearc 'ga leth-fhalach
  A cùl camagach, donn;
'Stric a ceòl a' cur farrain
  Air bàird mhilis nan tom,
Far an aobhach a gluasad,
  'S an tric 'am bhruadair i leam.

'S tric mo bhruadair 'g am thoirt mi
  Gu Ardghartain nan cluan,
Far, mar aingeal gu h-ìosal,
  'N tuinich rìbhinn nam buadh;
Far am b' fheàrr leam bhi còmhla
  Ri Anna bhòidhich 'an uaimh,
Na bhi mar ri nigh'n Iarlaidh
  'An àros sgiamhach nan stuadh.

Och 'us och, gun bhi dlùth-làimh—
  An diugh dlùth air mo ghràdh,
'Smi a' strì le ceòl tùrsach
  Ri a dùsgadh gu bàigh;
Ach mar eala bhochd reubte
  'Na fuil féin a' fann-shnàmh,
Mur am faighinn fàth dòchais
  Sheinnin m' òran gu bas!

'Fhir a's luaithe a thearnas
Sìos gleann fraochach nam bò,
Feuch am faic thu a' ghruagach
'S grinne snuadh a measg slòigh;
Innis, innis do 'n éiteig
Mar tha 'n gaol 'gam chlaoidh beò,
'S nach 'eil fada gu h-ùir dhomh
Mar faigh mi Flùran Ghlinn-crò!

## DUANAG.

Fonn,—" *Tha mo rùn air a ghille.*"

Se'isd.

Thogainn fonn air an nighinn,
Thogainn fonn, 's cha b' ann gu righinn;
An té 'thoill 'sa fhuair mo chridhe—
'S glé thric leatha 'm shuain mi.

Biodh bàird eile fhad 's is àill leoth'
'Seinn mu mhaisealachd a' Mhàigh dhuibh,
Ach 's e cuspair grinn mo dhàin-sa
Sìne bhàn nan gruaidh dearg.
Thogainn fonn &c.

Co 's a' bhaile ri là féile
Ni na caileagan co eudmhor,
Sùil nan gillean òg gu léir oirr'?
Co ach reul nam buadh so!
Thogainn fonn &c.

Air di-dònuich cia mar 's dùth dhomh
Bhi, 'us mi 'sa' chlachan dlùth dh'i,
'S gun e 'n urrainn fear na cubaid
Féin a shùil thoirt uaipe?
Thogainn fonn &c.

'S binn an uiseag anns an iarmailt,
'S binn 'san fhireach 'sheinneas liath-truisg,
'S binne muillein uair mo chiall-sa
'Toirt dhomh briadhra 'n uaigneas.
Thogainn fonn &c.

Mar dhriùchd meal' air bile 'n ròsain,
'S ann tha blas 'us dreach a beoilein;
Tha 'deud geal mar oir an neòinein,
Soilleur, òrdail, cuairteach
Thogainn fonn &c.

'An ám binneas thoirt 'o theudan
Measg nan cruinneagan air 'déil' thu
Mar an eala bhàn measg fhaoileann
Air uchd Caoil a' gluasad.
Thogainn fonn &c.

Mar am Màigh thu ann am shùilibh
Cha n-'eil là nach 'eil buaidh ùr ort;
'S éiginn Oisian féin a dhùsgadh
'Thoirt do chliù le fuaim dhuinn!
Thogainn fonn &c.

## AM BRUADAR.

FONN,—" *Burns' parting with Highland Mary.*"

Am fac' sibh 'gheug uasal, 'ghabh cruaidh-fhreumh
'am aire-sa?
Am fac' sibh a' ghruagach a's truacainte crì?
Mo chreach! tha 'sùil cho buadhach—tha uaislean a'
tarruing rith',—
Mo thruaigh air fear falamh, 's gaol a chridhe aige
dh'ì!

An raoir bha mi còmhla ri òigh nan sùil dubh-
ghorm,—
An raoir bha mi còmhl' rith'—ach O! 'sann 'am
shuain;
Sinn sìnt' air toman bhlàithean—á làmh gheal-sa leth-
thar'm,
S bu dlùith' na ghlac eidheannach riamh craobh
ghlac mise 'n t-uan.

'S goirt màthair 'nuair tha 'n t-eug air a ceud-ghin a sgaradh uaip',
O 's cruaidh do neach 'ga bhàthadh, am bàrc bho 'm bheil dùil
Ri furtachd ann a chruaidh-chàs, 'bhi uaith clis a' carachadh,—
Bu chruaidhe na sud faireachadh, 'us dealachadh ri m' rùn !

Nam faighinn-s,' O shaoghail! aon nì 'sam bith shirinn dhiot,
'S an còrr air fad 'bhi 'm dhìth,—an sin cùl-thaobh, gun dàil,
Ri peathraichean, ri bràithrean, ri slàinte, ri beatha,
Air son eadhon aona latha de ghaol cridhe na té bàin' !

## MO THRÌ LEANNANAN.

FONN.—" *'S mi 'm shuidhe 'm aonar.*"

De thrì leannanan tagham céile—
  Tha 'h-uile té dhiubh 'na leug ro ghrinn;—
Chuir gruaidhean Sìne gu nâir' na ròsan,
  'S cha bhuidhe 'n t-òr làmh r' a leadan mìn;
Tha broilleach Seònaid mar shneachd nam mòr-chruach,
  'S gun dad ach neò-chiontas 'fanachd ann;
Ach O, 'se 'n draoidheachd tha 'n sùilean maoth-ghorm
  Mo Mhair'rad ghaolach, 'chuir car 'am cheann!

An uair a bhitheas mo chridhe ìosal,
  Cha n-fhada Sìne 'ga chur air ghleus;
'N uair thig i làmh rium, le 'h-aghaidh ghàireach,
  Gu 'n teich mo bhròn mar an ceò bho 'n ghréin;—
'N uair tha mo shòlas ro theann air gòraich,
  'Se stuamachd Seònaid do 'n tugainn géill;
Nam biodh an reul ud an còmhnaigh 'deàrsadh,
  Bu ro mhath 'n càs sud gu m' chur á' m' chéill.

